# AN LITIR THABHARTAIS.



CHUM MO BHRATHAIR AGUS MO PHIUTHAIR RO-IONMHUINN, I. C. AGUS E. C. GU ROBH GRAS, TROCAIR, AGUS SITH DHUIBHSE.

*A Chairdean Gradhach,*—Cha 'n urrainn an ceangal dùbailt a thaobh naduir agus gràis, a thuille air an iomadach comunn ionmhuinn, a dhlùthaich agus a thàth ar 'n aignidhean cho caidreach ri cheile, gun cho'fhulangas truachanta ghin annamsa, d' ur taobhsa fo 'ur 'n uile thrioblaidibh, agus mise thoirt gu ràdh mu gach trioblaid a tharlas ribhse, is leamsa leth. Tha mi mothachadh gu bheil ar 'n aignidhean, coslach ri teudaibh innil ciùil, air an suidheachadh direach anns an aon airde, ma's e's gu'm beanair ri h-aon aca, criothnaichidh càch uile, ged tha iad uighe bheag o cheile.

Is aon ar 'n aignidhean, agus ann an tomhas mòr tha ar 'n amhgaran mar sin mar an ceudna. Cha'n urrainn sibh dhi-chuimhneachadh gu'n d'fhiosraich an t-Uile chumhachdach mo phailliun-sa leis an t-slat, air a bhliadhna chaidh seachad, agus ann an aon bhliadhna, ghearr e as uaithe a gheug agus an fhreumh, a mhathair chaomh agus an t-aon ghin mic. Ciod a

bhuaidh a bh'aig na buillibh sin, air neo aig m'aignibh neo-chlaoidhte féin, mhothaich mise, agus chuala sibhse agus muinntir eile e. Gu cinnteach bu damh mise nach do chleachd a chuing; seadh, feudaidh mi ràdh maille riusan ann an Tuireadh iii. 19, 20, *Tha cuimhneachadh air m' àmhghair agus mo thruaighe, na shearbhadas agus 'na dhomblas; tha m' anam fathasd 'g an cuimhneachadh, agus air irioslachadh an taobh a stigh dhìom.*

Cha dàna leam a ràdh, gu'n mhothaich mi riamh mo chridhe, ag eiridh suas agus ag atadh le mi-thoilleachadh an aghaidh Dhé; cha dàna, oir b' urrainn mi fhìreanachadh, 'n uair bu mhò dh'fhuiling mi fo 'laimh; ged a thilgeadh e mi ann an cuain do dhoilgheas, gidheadh am measg na cuain sin do bhròn b' urrainn mi ràdh, cha 'n 'eil boinne do ana-cothrom innte, ach 'se dian-theas, agus gniomhachadh ana-cneasda, mo chàil agus mo thograidhean neo-chlaoidhte fein, a rinn a leithid sin a dhrùigheadh grathail air mo chorp, agus a thilg mi fo na h-eucalaibh sin a rinn gu h-obann gach sòlas eile a dh'fhagadh agam nan searbhas.

B'e m' iarrtas dhùrachdach, co luath 'sa gheibhinn cothrom agus neart air son turus co mòr, a' dhol d' ur 'n amharc: a chum (nam b'e 's gu'n ceadaicheadh an Tighearna) gu'n d'thugainn araon ùrachadh, agus gu'm bithinn air m'ùrachadh, an deigh gach là cianail neo-shòlasach a bha mi; agus cha'n urrainn sibhse thuigsinn ciod an toilinntinn agus an taitneas a bha mi gealltuinn dhomh féin o'n turus sin? Ach dh'earbh e dhuinne (mar tha gach co'fhurtachadh eile do 'n ghné sin gu tric a' deanamh) ni bu mhò ann an dùil na ann an sealbh; oir cia aithghearr an deigh ar coinneamh aoibhneach agus ghaolach, a dhubh agus a dhorchaich an Tighearn ar latha, leis a bhàs a chur a dh'ionnsuidh

'ur pàilliun, chum miann 'ur sùla a thoirt air falbh le buille! a bhuain leis an ùr-fhàs thaitneach sin o'n robh sinn a' gealltuinn dhuinn féin mòr shòlas; ach cha 'n abair mi tuille air a cheann sin, tha eagal orm gu'n d'thubhairt mi tuille sa chòr a cheana. Cha 'n e mo rùn 'ur trioblaidean antromachadh, ach an leigheas; agus 's ann chum na criche sin a chuir mi na paipeirean so d' ur 'n ionnsuidh, ann an dùil gu 'm feud iad a bhi araon feumail dhuibhse, agus do mhòran eile anns a chor cheudna, a chionn gur iad ath-thoradh mo thrioblaidean féin: nithe a mholam dhuibh cha 'n ann o làimh eile, ach sin (ann an tomhas eigin) a dhearbh agus a bhlais mi féin ann mo dheuchainnibh.

Ach cha chum mi ni's fhaide an so sibh, a mhàin tha beagan nithe agam ri iarraidh uaibh, agus air 'ur son, agus an sin co'dhunaidh mi.

Is iad na nithe tha mi 'g iarraidh,

*Air tùs,* Nach bi sibh ro chabhagach a' tilgeadh dhibh na cuing a chuir Dia air 'ur muineal. Cuimhnichibh 'n uair a bha 'ur leanabh anns a bhroinn, cha robh a h-aon agaibh a dh'iarradh gu 'm biodh e air aisead as a sin, gus an làn choilionta an t-àm a dh' òrduich Dia; agus am bheil sibhse a rìs ri saothair le doilgheas air son a bhàis. O na miannaichibh a bhi air 'ur fuasgladh o 'ur bròn aon mhomaint roimh àm Dhé; oir 'n uair a thig sin, thig 'ur làn saoradh-sa mar an céudna. Biodh aig an fhoighidin a h-obair dhiongmhalta féin; oir an sòlas sin a thig an rathad agus ann an àm Dhé, leanaidh e ribh, agus ni e math dhuibh da rireadh.

*'S an dara àite,* Dh'iarrainn, ged bha coinneamh dhubhach agaibh féin agus aig 'ur 'n amhghara, gu'm bi dealachadh subhach agaibh féin agus aca-san. Ma dh'oibricheas iad a mach an ni air son an do chur Dia

iad air 'ur cridhibh, cha'n 'eil mi a' cur an teagamh nach toir Dia fianais shoilleir dhoibh aig àm dealachaidh.

Ma gheibh iad beannachd Dhé orra nan oibreachadh, gu cinnteach gheibh iad 'ur beannachd-sa 'n àm gabhail an cead dhibh mar an ceudna. Agus an ni sin 'gan tug sibh aoidheachd le eagal, cuiridh sibh air falbh e le cliù. Cia taitneach an ni an t-anam, fo àmhghar a chluinntinn a' ràdh, 'n uair a tha Dia ag fuasgladh a cheanglaichean, Is math dhomhsa gu'n robh mi fo àmhghar.

*'S an treas àite,* Ghuidhinn gu dùrachdach, gu ma h-ann an ni na h-amhghara rànnsachail so na foillseachaidhean is ro thaitniche, chum 's gu 'm faic sibh a nis na's mo do olc peacaidh, do dhiomhanas a chréutair, agus do 'n lànachd a th' ann an Criosd, na chunnaic sibh riamh roimhe. Is luchd-sgrudaidh àmhgharan, agus cuiridh iad an t-anam gu bhi rannsachadh agus a dearbhadh a shlighe, Tuire. iii. 40. 'N uair a gheibh ar peacaidh a mach sinne leis an trioblaid, is sona sinn, ma 's e 's gu 'm faigh sinne le solus na trioblaid a mach am peacadh. *Is beannuichte an duine a smachdaicheas tusa, a Thighearn, agus a theagaisgeas tu as do lagha,* Salm xciv. 12. Tha ar trioblaidean iomadh uair ag eiridh o aobhar neo-fhaicsinneach; tha cothrom agaibh an tràths' air a bhi rànnsachadh a mach an t-sìl agus an fhreumh o'm bheil iad a' sruthadh.

*'S a cheathramh àite,* B'àill leam gu 'm biodh gach gràdh agus tlachd a bha agaibh d 'ur leanabh, a nis air an suidheachadh chum 'ur mòr bhuannachd air Iosa Criosd; agus gu'm bi sruth 'ur gràidh dhasan ni 's ro threise, a chionn gu bheil ni 's lugha shruth-chlaisean aige chum a bhi 'ga roinn. Mar àill le Dia roinn air bith d' ur sonas co'sheasamh ann an clann, uime sin co'sheasadh e gu h-iomlan ann féin. Ma thug éud

an Tighearn as an rathad sin a bha tarruing air falbh iomadaidh d' ur cridhibh uaithe féin, agus gu'n labhair e le a shlait, ag ràdh, " Seas a leth-taobh, a leinibh, tha thu 'nam rathad, agus tha thu lionadh ni 's mò dh'àite ann an cridhe do phàrant na bhuineas dhuit." O ma ta thugaibh thairis na h-uile dhasan, agus abraibh, a Thighearna, gabh an t-iomlan do 'n chridhe dhuit féin. Uaithe so a mach na biodh 'ur aignidhean air an ròinn eadar Dia agus an créutair, comhlaicheadh na sruthan gu h-iomlan a mhàin annad-san.

*'S a chuigeamh àite,* Gu 'n robh sibh air 'ur neartachadh gu tréun anns an duine an leth-stigh chum an uile fhoighidin ; saothraichibh gu 'ur cridhibh a thoirt gu striochdadh ìriosal do shlat 'ur 'n athair, chum 's gu'n coimhead sìth Dhé 'ur cridhe agus 'ur 'n inntinn. *Bha againn aithriche thaobh na feòla, a smachdaich sinn, agus thug sinn urram dhoibh : nach mòr is mò is còir dhuinn bhi ùmhal do Athair nan spioraid, agus a bhi beò ?* Am bheil e na ni cubhaidh do chlann a bhi strì agus a' connsachadh an aghaidh an athair ? No 'n e an rathad gu bhi fuasgailte o'n chuinge a bhi gleachd foidhpe ? O gu'n robh 'ur cridhe 's an aon chor ris-san a thuirt, " A Tighearna, buailidh tusa, agus giulainidh mise !" Thug neach àraid fainear gu ceart, " Gu bheil an t-anam a' fàs glic, le suidhe gu sàmhach tosdach fo 'n t-slat." Agus tha 'n t-Abstol a 'gairm nan toraidhean oirdhearc sin a tha na naoimh a' tional o'n àmhgharaibh a tha air an naomhachadh. *Toradh siothchail na fireantachd,* Eabh. xii. 11.

*'S an àite mu dheireadh,* 'S e iarrtas mo chridhe, agus m' ùrnuigh ri Dia air 'ur sonsa, gu'm biodh sibh a' bàsachadh gach là do na h-ùile sealbh fhaicsinneach ; chum le eòlas bidheanta mar sin air a bhàs ann 'ur teaghlaichibh, gu 'm bi sibh air 'ur 'n ullachadh fa chomhair 'ur bàis féin 'n uair a thig e.

O a chairdean! cia lion uaigh a chunnaic sibhse agus mise bhi fosgladh d' ar cairdibh gràdhach! Cia minic a thainig am bàs suas gu bhur 'n uinneagaibh, agus a bharnaig e miann 'ur suile! is gearr an ùine gus an teid sinne 'g an ionnsuidh-san; cha 'n 'eil iadsan agus sinne dealaichte ach ré tamull beag.

Tha ar pàranta gràdhach marbh; tha ar clann thaitneach agus ghaolach marbh; tha ar càirdean uchd a bha dhuinne mar ar anama féin marbh. Agus nach 'eil gach caismeachd dhiubh so, a tha bualladh aig ar dorus, ag innseadh dhuinn, gu'm feum sinn ullachadh chum an leantuinn gu h-aithghearr?

O nach ann a dheanadh na nithe so ar bàs féin araon ni 's taitniche agus ni 's so-ghiulainte dhuinne! Mar is trice thig e shealltuinn oirnn, 's ann is eòlaich bu chòir dhuinne bhi air; agus mar is mò bheir e air falbh do ar càirdibh gràdhach romhainn, 's ann is ro lugha a bhios a chip-thuislidh agus a dh'amlaidhean ann ar rathad, 'n uair a thig àm dhuinn siubhal.

Mo chàirdean gràdhach, m'fhuil agus m' fheoil, guidheam oirbh, air sgàth na diadhachd, air 'ur sgàth féin, agus air mo sgàth-sa, aig am bheil mo shòlas ann an tomhas mòr ceangailte ann 'ur slainte, agus ann' ur soirbheachadh-sa, gu'n leugh sibh gu minic, gu'n smuainich sibh gu dùrachdach, agus gu'n co' chur sibh le creideamh, na seolaidhean agus na solasa sgriobtuireil so, a chuir mise ri cheile air 'ur sonsa, le ni eigin do chabhag; agus gu'n robh Dia nan uile shòlas maille ribh.

Is mise, bhur Bràthair ro ionmhuinn,

EOIN FLABHEL.

# COMPANACH

DO

# LUCHD-BROIN.

---

*Agus an uair a chunnaic an Tighearn i, ghabh e truas dith, agus thubhairt e rithe, Na guil.*—LUCAS VII. 13.

THA bhi os ceann fulangais na chor a ta coimeas ris na h-ainglibh: tha bhi an staid bhròin, a dh' easbhuidh mothachadh air bròn, na chor is ilse na ainmhidhean: ach 'se bhi riaghailteach ann an bròn agus ann ar doilgheas fo 'n t slait, agus cumail an taobh stigh do chrioch na stuamachd, gliocas, dleasnas, agus oirdhearcas a Chriosduidh. An ti tha dh'easbhuidh aignidhean nàdurach, tha e gu ceart air aireamh am measg an dream is miosa do na cinneachaibh; ach esan is urrainn an riaghladh gu ceart, is fiù e aireamh am measg nan Criosduidhean is fearr. Ged tha sinn a' cur umainn nàdur na diadhachd, 'n uair a ta sinn air ar naomhachadh, gidheadh cha 'n 'eil sinn a' cur dhinn anmhuinneachd nàdur na duineachd gus am bheil sinn air ar glòrachadh. Gus am bi sinn an taobh thàll do thrioblaid, cha 'n urrainn sinn a bhi 'n taobh thall do chumnart peacaidh, ni mo bu chòr dhuinn a bhi gun eagal peacaidh; agus tha e co duilich dol as o pheacadh an àm àmhghar, 'sa tha bhi iriosal an àm soirbheachaidh. Tha e soilleir o fhéin-fhiosrachadh a chuid is

lionmhoire do dhaoinibh, gu bheil sinn ullamh gu dol thar criochan réusain agus diadhachd, 'n uair a ta sinn fo ghéur àmhghar, agus o bhròn anabarrach na mna so, air am bheil an Tighearn a' cur stad 'sa steidh theagaisg: *Chunnaic se i, ghabh e truas dith, agus thubhairt e rithe, Na guil.*

Bha caomh iochd an Tighearn air a ghluasad, le bhi faicinn caoidh agus bròn na mathar thruaigh so; agus ghluais e ni 's mò do thruas 'na chridhe-san air a sonsa, na b'urrainn a bhi 'na cridhe-san air son a h-aon ghin mic ionmhuinn. Anns na briathraibh, bheir sinn fainear cor na mna, agus comhairle Chriosd da taobh.

1. Cor na mna so. Tha e cosmhuil ri bhi ro mhuladach agus cràiteach thug a bhi faicinn 'sa cluinntinn a h-osnaich agus a déura gluasad agus leaghadh air dearbh chridhe Chriosd; *An uair a chunnaic se i, ghabh e truas dith.* Tha e soilleir gu 'm b' uair dhubhach a bh' aice, 'n uair a chòmhlaich Criosd rithe, o na tha 'n Soisgeulach gu pongail a' cur sios 'san 12 rann, " A nis an uair a thainig e 'm fagus do gheatadh a bhaile, feuch ghiùlanadh a mach duine marbh, aon mhac a mhàthair, agus bu bhantrach i, agus bha sluagh mòr do mhuinntir a' bhaile maille rithe." 'S an rann so, tha searbhadas eugsamhuil na trioblaid so air an toirt fainear.

*'S a cheud àite,* 'S e bàs mic a bh'ann. 'S eigin do chridhe anmhunn parant bhi air a réubadh le bàs leinibh, 'eadhon leanabh sam bith; oir cha 'n 'eil 'sa chlann ach na pàranta air am meudachadh: Is earrann do 'n pharànt an leanabh, air a dheanamh suas ann an croiceann eile. Ach mac a chàramh san uaighe, mac a bha cumail suas ainm agus cùl-taic na teaghlaich, mheasadh so riamh na àmhghar ro mhòr.

*'S an dara àite,* Cha 'n ann as a chreathail agus as a bhrat-speilidh a chuireadh e 'sa chisde, agus 'san aodach-mhàirbh: na'n do bhàsaich e 'na naoidheanachd, mu 'n do choisinn e aigneadh, no mu 'n do thog e dòchas a phàranta, cha bhiodh am bròn cho ro shearbh 'sa bha e; bhuail am bàs am mac so ann am blàth a bheatha. Tha 'n Soisgeulach ag ràdh, gu 'n robh e na dhuine (12 rann), agus tha Criosd ag ràdh duin' og ris (14 rann); thainig e nis gus an aois sin 's am faodadh e 'n coghnadh a' dheanamh r'a mhathair, ris an robh dùil aice, eadhon dòchas iomadh bliadhna, agus duais agus toradh iomadh curam agus saothair: gidheadh an uair a b'airde h-earbsa, agus an uair bu mho a ceangal ris, eadhon ann am blàth aoise ghearradh as e.

Tha Basil mar so a' caoidh bàs a mhic: "Aon uair bha mac agam a bha na dhuin' òg, m' aon duine cloinne, sòlas mo shean aois, glòir a chinnidh, cultaic mo theaghlaich, air teachd gu aois na tlachd, an sin ghearradh uam e leis an éug; neach o chionn ghoirid b'aoibhneach leam bhi cluinntinn a ghuth gràdhach, neach o chionn ghoirid bha na shealladh, taitneach d'a phàrantaibh."

A leughadair, mu 'se so do chŏr-sa, mar is e cŏr an neach a tha 'ga sgriobhadh, is leòir na thuirt mi, gu dhearbhadh ort, gu'm bu bhrònach da rireadh cŏr na mna so, 'n uair chòmhluich Criosd rithe.

*'S an treas àite,* Cha'n e a mhàin gu'm bu mhac e, ach b' aon ghin mic e, "Aon mhac a mhàthair," 12 rann. Aon 's an robh a h-uile dhòchas agus cho'fhurtachd do 'n ghné sin ceangailte. Ge b'e co lionmhor 'sa tha ar clann, cha'n 'eil fhios againn co aca 's urrainn duinn a sheachnadh. Ma tha iad mar òg chròinn-olaidh timchioll ar bùird, bu ro ghoirt leinn bhi faicinn am meanglan is lugha dhiubh air a bhriseadh sios. Ach is cinnteach gu bheil bàs aon am measg mòran ni 's so

iomchair, na bàs ar cloinne uile ann an aon. Uime sin, tha 'n sgriobtair 'ga chomharrachadh mar am bròin talmhaidh is ro mhò, Ier. vi. 26, "O nighe m mo shluaigh aornagain thu féin ann an luaithre; dean caoidh mar air son aoin mhic, cumha ro ghéur." Seadh, tha 'm mulad so co domhain drùighteach, 's gu bheil an Spiorad Naomh ga ghabhail gu bhi nochdadh na h-àmhghar spioradail is doimhne. Sech. xii. 10, "Ni iad caoidh air a shon (air son Criosd a lot iad), mar a chaoidheas duine air son aoin mhic"

*'S a cheathramh àite,* Agus a chum na h-àmhghair a mheudachadh, tha e air a ràdh san 12 rann, "Agus bu bhantrach i." Ionnas gu robh băta a sean aois, air an robh i leagadh a taic, air a bhriseadh. Cha robh a nis aon air fhagail aice bheireadh co'fhurtachd na comhnadh dh'i na bantrachas bhochd neo-sholasach; cŏr a tha, cha'n e a mhàin neo-shòlasach, ach gu tric fosgaîlte do fhoirneart agus do dhimeas.

Seadh, agus air dh'i bhi na bantrach, bha cudthrom na h-eallaich uile oirre fein; cha robh fear aice a bheireadh co'fhurtachd dh'i, mar thug Elcanah do Hanah. 1 Sam., i. 8, "C'ar son a tha thu a' gal? agus c'ar son a tha do chridhe air a chràdh? Nach fearr mise dhuit na deich mic." Bhiodh so na chobhair mhòr, ach bha a fear màrbh mar bha a mac; le cheile air imeachd, agus ise 'n lathair na h-aonar, gu bhi caoidh càll nan sòlasa bha i roimhe sin a mealtuinn. Cha b'ann còmhladh thainig a truaighean, ach aon an deigh aon, agus a bhuille so a' goirteachadh an lot a bh'oirre roimhe: b'e so a cŏr, 'n uair chòmhluich Criosd rithe.

2. Thugamaid fainear a chomhairle thug Criosd dh'i thaobh a chŏr thruaigh mhuladach so. "Agus an uair a chunnaic an Tighearn i, ghabh e truas dith, agus thubhairt e rithe, Na gul." Briathran cuid-

eachaidh agus mi-sneachaidh; anns am bheil tri nithe r' an toirt fainear.

1. An t-àm 's an d'thugadh a chomhairle, agus b'e sin an uair a chunnaic e i. Ciod air bith na bha choslas tuiteamas air a choinneamh so aig geatadh a bhaile, cha 'n 'eil teagamh nach robh i ann an cùrsa 'n fhreasdail ro fhreagarach do 'n obair a rùnaicheadh oibricheadh. Chunnaic sùil 'uile-leirsinneachd i, agus dh'orduich e a choinneamh so, mar àm 's an oibricheadh e a mhiorbhuil iomraiteach sin air an duine òg. Tha sùil ghéar aig Criosd gu bhi faicinn creutairean bochd brònach neo-sholasach. Agus ged tha e nis air neamh, agus ged nach 'eil sinne 'ga fhaicinn, gidheadh tha esan 'g ar faicinn-ne; agus tha 'shuil do ghnàth air ar trioblaidibh; tha buaidh aig a shuil air a chridhe, agus a' gluasad a thruais air ar son.

2. An t-aobhar a ghluais e gus a chomhairle shòlasach so thabhairt dh'i, agus b'e sin a thruas féin. Bha 'n Tighearna cho làn do chaomh iochd dha taobh, 's gun d' thug e dh'i co'fhurtachd nach d'iarr i, agus ris nach robh dùil aice; cha robh a cridhe-san idir cho làn do chaomh iochd a thaobh a mic, 's a bha Criosd dha taobh-sa: ghiùlan e ar n-anmhuinneachd, araon nadurach agus mhodhannail, an laithibh fheola; agus ged tha e nis 'sa ghloir is airde, gidheadh tha e fathasd, cho trocaireach 's a bha e riamh, agus tha e ullamh air co'-mhothachadh a bhi aige r' ar fulangasaibh, Eabh. iv. 15.

3. A chomhairle féin, "Na gul." An so a ta e a' co'-lionadh oifig co'fhurtair chum an d'ungadh e, dhoibh-san a ta ri bròn, Isa. lxi. 1, 2, 3. Gidheadh cha 'n 'eil na briathra gu tur a toirmeasg dheura agus bròn; cha 'n 'eil e diteadh gach uile bhròn mar pheacadh, no gach uile choslas doilgheas air son bàis

dhàimhean mar ni mi-chiatach. Cha 'n 'eil, cha b' àill le Criosd a phobull a bhi brùideil neo-mhothachail; tha e mhàin a toirmeasg dhuinn anabarr bròin air son nam mairbh; chum 's nach biodh e na leithid do bhrōn 'sa tha 'm measg nan cinneach, dream a tha ri bròn gun tomhas, do bhrigh gu bheil iad gun dōchas, air dhoibh a bhi aineolach air an earbsa mhòr a tha 'n soisgeul a foillseachadh a thaobh na h-aiseirigh.

'Se aiseirigh a mic o na marbhaibh am bònn air am bheil Criosd a togail a co'fhurtachd. Is math a dh' fheudadh e a ràdh, "Na gul," 'n uair a bha air aire aobhar a deura a ghluasad gu grad, le aisig a rìs gu beatha.

A nis bha ni eigin comharraichte air leth 'sa chùis so: oir tha iad tearc, ma tha iad idir ann, a tha giùlan an cloinne mhàrbh do'n uaigh, le sùil am faotuinn air bàll o na màrbhaibh a rìs, le aiseirigh shònruichte, mar fhuair a bhean so; a deiream, nach 'eil so ri earbsa le neach air bith a nis tha càll an càirdean, do bhrigh gu 'n d'thugadh aobhar a leithid sin do mhiorbhuile air falbh, le cumhachd agus diadhachd Chriosd a bhi air a làn dhearbhadh, agus air a dhaingneachadh: gidheadh, iadsan a ta 'g adhlaiceadh an dàimhean a nis, ma bhàsaich iad ann an Criosd, tha uiread do aobhar aca bhi measarra 'nam bròn air an son 'sa bh' aig a bhean so, agus tha comhairle shòlasach Chriosd dhoibh, "Na gul," a cheart cho cinnteach sa bha i dh'i-san: oir ciod an sòlas no 'n co' fhurtachd is urrainn aiseirigh shònruichte o na mairbh a thoirt dhuinn, ni 's fhaide na tha i mar shàmhladh, na mar earlas air an aiseirigh choitchionn? Cha 'n 'eil athphilleadh an anama g' a chorp, gu bhi beò beatha thalmhaidh a rìs ann an saoghal so a bhròin 's a pheacaidh, agus an ath-ghoirid spàirn agus piantan a

bhàis fhulang an dara cuairt, na leithid do shochair 'sa dh'fheudas mòr shòlas a thoirt do 'n neach a thogadh, no d' a chàirdibh. Cha 'n 'eil e na shochair do 'n neach a thogadh, oir tha e 'ga philleadh o fhois gu an-shocair, o na chaladh air ais a ris do 'n chuan. Bha e na aobhar bròin do iomadh dhe na naoimh ri uchd bàis, a chluintinn gu robh iad cosmhuil ri pilleadh a ris an deigh dhoibh bhi cho dlù do neamh.

B'e so cor ministeir diadhaidh do mhuinntir na dùthcha-sa roimhe so, a bha ro dhuilich air son a philleadh air ais; Tha mi, ars' esan, cosmhuil ri caora a chuairticheadh dhachaidh as an doinionn, fagus do 'n chrò, agus an sin a dh'fhuadaicheadh air ais do 'n doinionn a ris: no cosmhuil ri fear-turais sgìth, a thigeadh dhachaidh dlù d' a thigh, agus an sin a dh' fheumadh pilleadh a dh'iarraidh ni eigin a dhichuimhnich e; no cosmhuil ri foghlumach aig am biodh a mhuinntireas ach beag aig crioch, agus an sin dh'fheumadh muinntireas as ùr a ghabhail.

Ach cha 'n 'eil teachd air ais a ris o na marbhaibh na shochair cho mòr ri teachd air ais o bhruaich na h-uaighe: oir cha do mhothaich an dream a tha tìnn pianta agus spàirn dheireannach a bhàis, ach mhothaich iad so iad, agus feumaidh iad am mothachadh a ris; feumaidh iad bàs fhaotainn dà uair mu 'm bi iad sona aon uair. Os barr, fad na ùine bhig a chaitheas iad air an talamh, eadar an ceud agus an dara bàs, cha bhi cuimhne sam bith, no faireachadh aca, air na chunnaic no na shealbhaich iad 'nan staid dhealaichte: tha e feumail doibh féin agus do mhuinntir eile, nach biodh cuimhne aca air: tha e feumail doibh féin, chum gu 'n giùlanadh iad gu foighidneach bhi dealaichte o'n staid bheannaichte sin, fhad sa bhios iad beo air an talamh: agus tha e feumail do mhuinntir eile, chum

gu 'm biodh iad beò a réir creidimh, agus cha'n ann a réir seallaidh, agus gu 'm bònntaicheadh iad air ughdarras, agus focal Dé, agus cha'n ann air teisteas no iomradh dhuine.

Mar so chi sibh, nach sochair dhoibh pilleadh air ais o na mairbhibh do 'n t-saoghal so a rìs. Agus a thaobh an dàimhean, ged is gné thoileachadh dhoibh am faotainn a rìs, gidheadh 'n uair a smuainichear gu bheil iad air pilltinn d' an ionnsuidh air a chuan dhoiniomnach, gu bhi co'-pairteachadh do na triobloidibh o'n robh iad o chionn ghoirid saor; agus gu'm feum iad gu h-aithghearr dealachadh riu rìs, agus goirteas fàsgaidh an dealachaidh fhulang an dara cuairt, ni nach 'eil muinntir eile a' fulang ach aon uair, is cinnteach nach 'eil aiseirigh shònruichte innte féin na leithid do aobhar co'fhurtachd 'sa shaolamaid an toiseach i bhi.

Uime sin, 's ann o dhòchas na h-aiseirigh choitchionn dheireannach a ta gach fior cho'fhurtachd ag eirigh; agus cha 'n 'eil aiseirigh shònruichte ach na h-eisimpleir agus na dhearbhadh air an aiseirigh choitchionn. 'S ann an so tha 'n t-Abstol a suidheachadh ar co'fhurtachd, (1 Tesal. iv. 17.) gu 'm faic sinn agus gu 'm meal sinn iad a rìs aig teachd an Tighearna. 'Se so gu cinnteach is mò na'm faotainn ar bàll o na mairbh, mar a fhuair a mhathair 'sa bhònn theagaisg a mac: agus mur 'eil sinne breithneachadh mar so, 's ann do bhrigh gu bheil ar cridheacha feolmhor, agus gu bheil sinn a tomhas nithe le ùine agus le sealladh, agus cha 'n ann le creidimh agus siorruidheachd. 'S i so a chomhairle, agus an t-aobhar mu'n d'thugadh i, ni air son a chuid is mo tha co'fhreagradh ri cor luchd bròin Criosduidh eile. An so tha iomadh antromachadh bròin ag còmhlachadh a cheile; mac, aon ghin mic, 'ga ghiùlan chum

na h-uaighe; gidheadh tha Criosd ag àithneadh do 'n mhàthair mhuladach gu'n bhi bròn. Uaithe so bheir sinn fainear,

*Teagasg.* Gur còir do Chriosduidhibh bhi measarra 'nam bròn air son bàis an dàimhean, ge b'e co lion aobhar mulaid a dh'fheudadh bhi comhluchadh ri cheile 'nam bàs.

Tha daoine, eadhon daoine math, cho ullamh air tuilleadh 'sa chòir do bhròn a dheanamh air son an dàimhean màrbh, 'sa tha iad air tuilleadh 'sa choir do thoil a thoirt d' an dàimhibh beò, agus do thlachd a ghabhail annta; agus feudaidh sinn a ràdh mu 'n timchioll araon, mar their iad mu na h-uisgeachaibh. nach fhuras an cumail an taobh stigh d'an criochaibh. Is ciallach a chomhairle tha 'n t-Abstol a' toirt 'sa chùis so, 1 Cor. vii. 29, 30. " Ach a ta mi 'g ràdh so. a bhraithre, gu bheil an aimsir goirid 'sna bheil ri teachd, ionnas faraon gu 'm bi iadsan aig am bheil mnài, mar nach biodh mnài aca; agus iadsan a ta ri caoidh, mar nach biodh iad ri caoidh; agus iadsan a ta ri gairdeachas, mar mhuinntir nach 'eil ri gairdeachas." Mar gu 'n abradh e, tha 'n saoghal luaineanach so fagus d'a chala, ghiorraich Dia siùil beatha 'n duine; cha 'n 'eil ach ùine bhig againn ri bhi beò. agus cha 'n fhada bhios e na chùis chùram leinn am bi mnathan no clann againn no nach bi. Tha iad sin uile 'nan nithibh diombuan; agus mu 'm bi an toradh sin abuich a tha sinn ag carbsa bhuain diubh, feudaidh sinn féin bhi grodadh anns an ùir. Uime sin, b'e ar gliocas a bhi sealltuinn air na nithibh sin ris am feum sinn gu h-aithghearr dealachadh, mar gu 'm biodh sinn a cheana dealuichte riu; agus bhi 'g ar giùlan féin fo chàll ar seilbhean fheolmhor, mar tha 'n duine nadura 'ga ghiùlan féin ann an gnàthachadh òrduighean

spioradail; tha e 'g eisdeachd mar nach biodh e cluinntinn, agus bu chòir dhuinne bhi guil mar nach bitheamaid ag guil: tha nithe spioradail air uairibh a' toirt beagan gluasaid air an cridheachaibh-sa, ach cha 'n 'eil iad uair sam bith 'ga 'n gabhail gu cridhe, air dhoigh 's gu'm bi cridhe briste aca air son a pheacaidh mu bheil iad a cluinntinn, no gu 'n toirear mòr bhuaidh orra leis a ghlòir a th' air a foillseachadh; agus bu chòir dhuinne mar an ceudna bhi mothachail do bhuille Dhé air ar dàimhibh gaoil; ach gidheadh feumaidh sinn guil mar nach bitheamaid ag guil; 'se sin, feumaidh sinn bhi measarra ann ar bròn, agus gu 'n bhi anabarrach tùirseach air son nan nithe gearr-shaoghalach bàsmhor sin.

A réir so, tha 'n t-Abstol ag earail, Eabh. xii. 5. "A mhic, na cuir suarach smachdachadh an Tighearna, agus na fannaich 'nuair a chronaichear leis thu." Is dà anabarr iad so, bhi cur suarach agus a' fannachadh. 'N uair a tha Dia a' smachdachadh, neach, a' ràdh, cha 'n 'eil umhail agam, gabhadh e 'n t-iomlan ma 's àill leis; ma 's eigin mo mhaoin falbh falbhadh i; ma bhàsaicheas mo chlann bàsaicheadh iad; 'se so bhi cur suarach smachdachadh an Tighearna; agus cha 'n fhuiling Dia gu 'n giulanadh sinn e cho eatrom.

Tha mar an ceudna anabarr eile ann, agus 'se sin bhi fannachadh; 'n uair a bheirear maoin air falbh, tha 'n cridhe air a thoirt air falbh; agus 'n uair a gheibh a chlann bàs, an sin tha cridhe nam pàranta a' bàsachadh mar an ceudna; 'se so bhi fannachadh fo 'n t-slat. "Tha thu a' caoidh (deir Seneca) air son do charaid nach maireann, ach cha b'aill leam thu bhi caoidh thar tomhas: cha 'n 'eil mi 'g iarraidh nach deanadh tu bròn sam bith; gabhar leithsgeul nan déur mar teid iad thar measarrachd; uime sin na biodh do shuilean tur tioram, ni mo na biodh iad tur

silteach; feudaidh tu guil, ach cha 'n fheud thu caoineadh." Is sona an duine chumas srian òir na measarrachd air aignidhibh a ghnàth, agus nach càill seilbh air féin, ge b'e ni air an càill e seilbh.

A nis 'si 'n riaghailt a tha mi rùnachadh a leantuinn,

1. A bhi nochdadh comharraidhean a bhròin neo-mheasarra.

2. A bhi nochdadh peacadh a bhròin neo-mheasarra.

3. A bhi freagradh leithsgeulan a bhròin neo-mheasarra.

4. A bhi sònruchadh leigheas a bhròin neo-mheasarra.

1. Bheir mi dhuibh comharraidhean a bhròin neo-mheasarra, agus nochdaidh mi dhuibh c'uin a tha e na pheacadh, eadhon na bhròn a tha na aobhar bròin, agus gu bhi ni 's soilleir, ceadaichidh mi an toiseach na dh'fheudar a cheadachadh do 'n fhear-bhròin Chriosduidh, chum gu 'r ann is fearr a thuigeas sibh ciod anns a bheil anabarr agus peacadh 'ur bròin a' luidhe.

(1.) Ge b'e mar dhìteas sinn bròn neo-mheasarra, gidheadh, 's eigin a cheadachadh gu'r còir do 'n neach a tha fo amhghair a bhi mothachadh làmh smachdaichidh an Tighearn air. Cha shubhailc giulan leis an ni nach 'eil sinn a' faireachadh. Seadh, is ro mhi-chiatach ar giùlan, mar criothnaich sinn an uair tha Dia 'gar bualadh.

Thubhairt an Tighearn ri Maois mu thimchioll Mhiriam, Airea. xii. 14, "Nan tilgeadh a h-athair ach smugaid na h-eudan, nach bu choir dh'i bhi fo nàire seachd laithean?" 'Se 'n eudan àite-còmhnuidh na maise agus na h-ònoir; ach 'n uair thilgear smugaid oirre, tha i na h-àite-còmhnuidh do nàire agus do mhasladh. Nan tilgeadh a h-athair féin smugaid na h-eudan, nach rachadh i a thaobh mar neach a ghabhadh nàire as a leithid sin do chronuchadh, agus nach b'urrainn a h-eudan fheuchainn da a rìs gu ceann

seachduin? Cia ni 's mò mhòr bu chòir dh'i mo chronuchadh so ghabhail gu cridhe a lion a h-eudain le ballaibh luibhre, comharan mo dhiomaidh na h-aghaidh? Gu cinnteach gabhaidh Dia nàire as an dream sin, nach gabh nàire 'n uair chronuicheas e iad.

Is mi-chéill, agus cha mòr-inntinneachd, a bhi cuir suarrach cronuchadh an Tighearna, agus air son so tha e faotainn coire do luchd na h-àmhghair, Ier. v. 3. "Bhuail mi iad, ach cha d' rinn iad bron." 'N uair a bhuail Dia Iob 'na phearsa, 'na chlann agus 'na mhaoin, dh'eirich e, agus réub e fhalluing, agus bhearr e a cheann, a' nochdadh nach robh e neo-mhothachail agus gun fhaireachadh, agus gidheadh bheannaich e 'n Tighearn: mar so nochd e gu soilleir nach robh e ceann-laidir agus eas-umhail.

(2.) Feumaidh sinn a cheadachadh do 'n neach a tha fo àmhghair, a dhoilgheas agus a bhròn fhoillseachadh gu ciatfach stuama, 'n a ghearan ri Dia agus ri daoinibh. Is fearr a thig e do'n Chriosduidh a thrioblaid fhoillseachadh gu saor, na bhi gu gruamach 'ga mùchadh. Is mòr an aingidheachd bhi gearan air Dia, ach cha pheacadh a bhi gearan ris. Tha osnaich a' toirt gné fhuasgladh do chràdh, agus is lasachadh do 'n chridhe bhi taomadh a mach a dhoilgheasa. B'e so rathad Dhaibhidh, neach a bha na dhuine fo àmhghar, Salm cxlii. 2, 3. "Thaom mi mo ghearan 'na lathair, chuir mi 'n céill mo théinn 'na fhianuis; 'n uair a chlaoidheadh mo spiorad annam, b' aithne dhuitse mo chéum."

Co dh'ionnsuidh bu chòir do 'n chloinn dol a ghearan ach chum an athar? co uaithe dh'fheudas duil a bhi aca ri fuasgladh agus co'fhurtachd ach uaith-san? 'S e is ainm do'n cii. Salm, "Urnuigh air son duine thruaigh, 'n uair bhios e air a shàruchadh, agus a thaomas e a ghearan an lathair an Tighearn." Agus bu

mhaith do gach anam sàraichte an rathad so ghabhail chum a bhròn a chuir an céill. Nam biodh sinne gearan ni bu mhò ri Dia, bhiodh Dia a gearan ni bu lugha oirnne, agus lughdaicheadh e aobhar ar gearan. O cha 'n 'eil sibh a smuaineachadh an gluasad, an leaghadh, agus a bhuaidh a th' aig air Dia, 'n uair a tha a phobull bochd sàruichte ann an là teinn agus àmhghair, 'n uair a tha doimhne a' gairm air doimhne, agus na tonnan a dol thairis orra, 's an sin an t-anam truagh ann an irioslachd, le dànachd mhacail agus le creidimh, a tionndadh ris an Tighearn, agus a labhairt ris mar so—

"Athair, ciod a ni mi? Tha m'anam air a chlaoidh gu mòr le trioblaid, tha mi dearr-làn; bha mo chridhe faoin a' sealltuinn air son fuasglaidh an taobh so agus an taobh ud, ach cha'n eil saorsa teachd, tha gach dorus co'fhurtachd duinte a' m' aghaidh. Mheudaich thu mo dhoilgheasa, agus dh' ath-nuadhaich thu t'fhianuis a' m' aghaidh: Ghluaiseadh co'fhurtachd o' m' thaobh a mach, agus sìth o' m' thaobh a stigh. Trioblaidean géur a mach, agartasa searbh a stigh. O Thighearna, tha mi air mo shàrachadh; bi thus a' d' urras dhomh. Tha aithriche thaobh na feola, gabhail truas r' an clann shàruichte 'n uair ghearanas iad riu, agus nach gabh thus'. O Thighearna, aig am bheil truacantas a tha a' toirt barrachd air trucantas cruthaichte, cho fad 'sa tha 'n cuan a' toirt barrachd air braon. O m' Athair! dean iochd orm, cuidich leam, agus dean mo shaoradh."

Oh cia taitneach a tha so do Dhia! cia buanachdail do 'n anam!

Feudaidh sin mar an ceudna ar gearan ri daoinibh; mar a rinn Iob xix. 21, "Gabhaibh truas dìom, gabhaibh truas dìom, O mo chairde, oir bhean làmh Dhé rium." Agus is tròcair e ma tha bheag do chairdibh glic, dileas, agus eolach againn. Rugadh iad fa chomh-

air a leithid so a dh'àm, Gnath. xvii. 17. Ach co air bith iad, cha 'n urrainn iad truas a ghabhail dhìnn mar a ghabhas Dia, no furtachd oirnn mar a ni esan ; agus is minic a dh' fheudas sinn a' ràdh, maille ri Iob xxi. 4. " A' m' thaobhsa, an ann ri duine tha mo ghearan? agus nam b' ann, c' ar son nach biodh mo spiorad fo bhuaireas?" Mar gu'n abradh e, " Ciod a mhòr bhuannachd is urrainn mi fhaotainn do'n ghearan so? Feudaidh mi eallach a chuir air cridhe mo charaid, ach cia beag lasachaidh a bheir sin do m' chridhe féin?" Gidheadh, tha fosgladh a chridhe do Chriosduidh caomhail, eolach, na mheud-eigin saorsa, agus tha urnuighean a leithid sin do neach air ar son do mhòr bhuaidh. An fhad so tha do bhròn neo-lochdach ; an so uile cha 'n 'eil cunnart.

(3.) Feudaidh an neach a ta fo àmhghair e féin a chasaid 'sa dhìteadh mar mhathair aobhar a thrioblaidean uile. Tha e ceaduichte dha dìomadh agus cradh a bhi air ris féin air son 'amaideachd, 'n uair a tha aingidheachd a shàilean ag iadhadh air mu 'n cuairt. Agus gu cinnteach is ainmic a thig trioblaid mhòr air bith air neach ghràsmhor, gun e féin fheum air an t-slait fhaicinn mu 'm fairich e i. An do bhuail Dia do leanabh no do charaid, agus nach fhaca tu roimh laimh buille ghéur a' teachd? Nach robh do ghné amaideach, neo-churamach, fheolmhor am feum a leithid sin do sgiursa, chum do dhusgadh, do bheothachadh, agus do ghlanadh? No mar fhaca tu roimh làimh an t-slat a' teachd, 's e do dhleasnas a nis thu féin a rannsuchadh agus a cheasnuchadh. 'S ann mar so a rùnaich an Eaglais 'na h-amhghair, Tuir. iii. 40, " Rannsuicheamaid agus dearbhamaid ar sligheacha." 'N uair a tha Dia a' bualladh, is còir dhuinne bhi rànnsuchadh. Is cinnteach mar feoraich sinn air son ar peacanna gu 'm feoraich iadsan air ar son-ne. Seadh, ann an là an amh-

ghair, cha 'n 'eil an t-anam gràsmhor ni's mean rannsachail mu ni sam bith na tha e mu aobhar brosnuchaidh a thrioblaidean, Iob x 2. "Nochd dhomh c' ar son a tha thu strì rium." Mar gu 'n abradh e, A Thighearna, ciod an truaillidheachd àraidh tha 'n t-slat so a' cronuchadh? Ciod an dearmad peacach air son an do chuireadh i gu m' irioslachadh? O nochd dhomh a nis e, agus saor mi uaithe gun dàil.

Agus air do 'n anam ghràsmhor freumh agus aobhar a thrioblaid fhaotainn a mach, gabhaidh e nàire dheth féin air a shon; agus bheir e glòir do Dhia, le striochdadh iriosal, agus le bhi firinneachadh ceartas a ghniomhara, Iob vii. 20. "Pheacaich mi; ciod a ni mi dhuit, O fhir-coimhid dhaoine!" Aidichidh e gu saor do Dhia, agus islichidh e gu mòr e féin na lathair, air son amaideachd.

Is cuimhne leam focail comharraichte a th' aig Mr. Brightman, 'na mhìneachadh air Oran Sholaimh. "Cha nàire le daoinibh naomh (ars' esan,) an deigh d' an cridhibh bhi air an ath-nuadhachadh le aithreachas, an tuislidhean agus an tuiteaman aideachadh chum glòir Dhé." Ma tha glòir aige-san d' ar nàire, nach toileach bu chòir dhuinne nàire ghabhail chugainn féin? Cha bu nàire le Daibhidh naomh aideachadh, Salm xxxviii. 5. "Tha mo chreuchda lobhta, bréun, air son m' amaideachd." Is e an duine is glice a mheasas e féin mar so na amadan an lathàir Dhé. Tha e cinnteach gu'm feud an Thighearn àmhghair a chuir oirnn a thaobh ceartchòir, na chum ar dearbhadh; ach feudaidh sinn do ghnàth aobhar ni's leòir fhaicinn annainn féin, agus 's e is sàbhailte dhuinn a choire chuir air ar n-amaideachd fein.

(4.) Feudaidh an Criosduidh fo àmhghar, gu h-iriosal, agus gu h-umhail, a bhi tagradh ri Dia gu dùrachdach

air son gu 'n togadh e air falbh an trioblaid. 'N uair tha 'n trioblaid 'g ar teannachadh os cionn ar neirt, 'n uair tha i 'g ar fagail neo-chomasach air dleasnas a choilionadh, no toirt cothrom do bhuaireadh, an sin feudaidh sinn a' ràdh, le Daibhidh, Salm xxxix. 10. "Tog dhiom do bhuille; le beum do laimh-sa chlaoidheadh mi." Thaom eadhon ar Tighearn Iosa Criòsd, ann an là a thrioblaid, a mach 'anam le àrd éighich agus déuraibh, ag ràdh, "Athair, ma's toil leat cuir an cùpan so tharum," Luc. xxii. 42. Tha nàdur sàruichte a' miannachadh fuasgladh, agus tha eadhon ar nadur athnuadhaichte ag iarruidh saorsa o na h-eallachaibh agus o na buaraidhibh sin a tha 'g ar bacadh ann an dleasnas, no 'g ar fagail fosgailte do ribeachaibh.

An fhad so tha ar bròn tearuinte.

II. Ach tha am bròn a' teachd gu bhi peacach agus neo-mheasarra, 'n uair,

*'S a cheud aite*, Tha e 'g ar toirt gu bhi deanamh dìmeas agus tàir air gach tròcair agus sochair eile tha sinn a mealtuinn, mar nithe beag, ann an coimeas ris na chàill sinn.

Tha e gu tric a' tachairt, gu bheil càll aon sòlas a' toirt neul agus dubhar air càch uile. Tha ar deòir air son na sochair a chàill sinn, aig dalladh ar sùile, air chor 's nach leir dhuinn an lionmhorachd do thròcairean, eile tha fathast air am fàgail againn. Tha ar 'n aire cho mòr air na chàill sinn, is nach 'eil sùim air bith againn do 'n dh'fhagadh. Ach is ni ro pheacach so, oir tha e aig filleadh ann, araon aineolas, mi-thaingealachd, agus mòr bhrosnachadh. Is peacadh e tha sruthadh o aineolas. Nam b'e 's gu 'm b'aithne dhuinn toillteanas ar peacaidh, is mò bu chòir dhuinn iongantas a bhi oirnn aon tròcair a bhi air a fagail againn, na ged a bhiodh fichead air an gearradh air falbh. Iadsan a

fhuair aithne air gu 'n chàill iad còir air gach tròcair, bu chòir dhoibh a bhi taingeil gu bheil iad a' mealtuinn tròcair air bith, agus foighidneach, 'n uair bheirear air falbh aon do 'n co'fhurtachdaibh.

Nam b'e 's gu 'm b' aithne dhuinn Dia, eadhon an t-Ard-uachdaran sin, a tha 'g òrduchadh ar co'fhurtachd, a ta comasach ann am mòmaint gach tròcair a dh'fhagadh againn a ghearradh air falbh, agus ar tilgeadh a dh'ifrinn an deigh sin, chuireadh sibh ni bu mhò mheas air na tròcairibh tha e aig builleachadh oirbh fathast. Nam b'e 's gu'n tuigeadh sibh nadur caochlaideach a chréutair, ciod am blàth, ciod am faileus a ta ann deth: Oh! cia taingeil a bhiodh sibh air son uiread a thròcairean a bhi fhathast air am fagail agaibh.

Nam b'e 's gu'm b'aithne dhuibh cor mhìltean, a ta cho math ribhse, seadh mòran ni 's fearr na sibh, aig nach 'eil an t-iomlan do fhogharaidh an co'fhurtachd anns an t-saoghal so, ach mar làn an dùirn, ann an coimeas ri dioghlum a cho'fhurtaichd a ta sibhse fathast a' mealtuinn, dream nach do shealbhaich riamh, re uile laithean am beatha, leithid nan sochaire sòlasach a ta sibhse an tràths' a' cur an dìmeas, gu cinnteach nam b'e 's gu 'm b' aithne dhuibh an cor, cha chleachdadh sibh sibh féin mar a ta sibh a' deanamh. A thuilleadh air sin, ciod a mhi-thaingealachd ghràineil a th' ann an so? Seadh, nach fhiù na tròcaire a dh'fhàgadh agaibh a bheag sam bith? Dh'adhlaic sibh leanabh no caraid. Ro cheart; ach air son sin uile tha fear-posda, bean-phosda, na clann eile agaibh fathast; no mar 'eil sin agaibh, tha dachaidhean gle ghoireasach agaibh, maille ri slainte gu mealtuinn: no mar 'eil sin agaibh, tha òrduighean Dhé agaibh, agus math dh'fhaoidte còir ann an Criosd, agus anns a chumhnant,

maitheanas peacaidh agus earbsa do ghlòir. Seadh! agus am bheil sibh a' tuiteam sios mar so, mar gu 'm biodh 'ur 'n uile thròcaire, 'ur'n uile shòlasaibh, agus 'ur'n uile dhòchas, eadhon anns an t-saoghal so agus anns an t-saoghal ri teachd, air an adhlacadh ann an aon uaigh? Mo naire, mo nàire, ciod a mhi-thaing-ealachd mhaslach a th' an so! Agus gu cinnteach, a chairdean, tha leithid so a ghiùlan fo'n t-slat, na mhòr bhrosnachadh do 'n Tighearna, chum a dhol air aghaidh ann am breitheanas, agus crioch iomlan a dheanamh do gach tròcair a dh'fhagadh, air chor 's nach eirich trioblaid suas an dara uair.

Ciod nan abradh Dia riut, 'n uair tha e toirt an aire da cho beag meas 's a tha agad air a liuthad deadh-ghean neo-airidh a ta thu fathast a' sealbhachadh, Ceart, mar fhiù leatsa iad, cha mhò is fiù leamsa bhi 'gam buileachadh ort. Siubhail, a bhàis, sin fear-posda, bean-phosda, na clann eile dh' fhagadh fathast, buail iad uile. Siubhail, easlainte, agus thoir air falbh slàinte a chuirp a dh'fhagadh fathast. Siubhail, earchaill, agus cuir as d'a mhaoin a dh'fhagadh fathast. Siubhail, a mhasladh, agus thoir uaithe a chliù a ta fathast milis dha. Ciod i do bharail mu na nithe so? Agus gidheadh mar 'eil thu ann an Criosd, tha thu ann an cunnart buille ni 's ro uabhasaiche, na iad so uile a dh'ainmich mi fathast. Ciod, nan abradh Dia, Nach 'eil meas agad air mo thròcair? Nach 'eil umhail air bith agad do m' mhaitheas, agus do m' fhad-fhulangas a'd thaobh? Nach 'eil e a bheag air bith a'd shealladh gun chaomh-ain mi thu co fada ann do pheacaibh, agus a 'd cheann-airc? Mar 'eil, sinidh mi a mach mo làmh an aghaidh do bheatha, agus gearraidh mi air falbh an snaidhean sin a chum thu co lion bliadhna o dhol sios do dh' ifrinn.

O smuainichibh ma ta ciod a rinn sibh, leis an

Tighearna bhrosnuchadh, le 'ur mi-thaingealachd ghràinell.—Is ni cunnartach Dia a bhrosnuchadh, 'n uair tha e cheann air toiseachadh ann am breitheanas. Agus ma 's ann d'a phobull féin sibh, agus mar sin gu bheil sibh teàruinte o na bhuile ro uamhasach dheireannach so; gidheadh, biodh fhios agaibh gu bheil sibh ann an seilbh tròcairibh ni 's fear, ri 'n càll na aon air bith a chàill sibh fathast. Nam b'e 's gu'n dorchadh Dia 'ur 'n anama le teagamhaibh, le Satan a leagadh fuasgailte chum 'ur dornadh, aoibhneas agus sith a thoirt air falbh o 'ur duine 'n leth a stigh, cia ealamh a bhiodh e air a dhearbhadh oirbh, nach 'eil ann am bàs 'ur càirdean is ro ionmhuinn ach neo-ni, ann an coimeas ris a so!

Uime sin, ciod air bith ni a tha Dia toirt air falbh, bithibh gnăth thaingeil air son nam bheil e a' fagail. B'e peacadh mòr chloinn Israel anns an fhasach, ged shaor Dia iad o 'n tràilleachd an-iochdmhor anns an Eiphit, ged bheathaich e iad gu miorbhuilleach 'san dithreabh, agus ged bha e 'gan treorachadh air an aghaidh gu fearann a bha sruthadh le mil agus bainne; gidheadh, cho luath 'sa thoisich uireasbhuidh air bith r'an teannachadh, air bàll dhì-chuimhnich agus rinneadh dearmad leo air na beannachdaibh so uile, Airea. xiv. 2. "Och (ars' iadsan) nach d'fhuair sinn bàs ann an tìr na h-Eiphit." Agus Airea. xi. 6, "Cha 'n 'eil ni air bith againn ach am mana so 'nar sealladh." O a luchd bròin, agus a mhuinntir fo amhghair, bithibh air 'ur faicill roimh so, oir tha sibh araon a faicinn a pheacadh a th'ann, agus an cunnart a ta 'ga leantuinn.

'*S an dara aite,* Agus cha'n 'eil ar bròn ni 's neochiontaiche, 'n uair tha e a' slugadh suas ar cridhe gu h-iomlan, air dhoigh 's nach 'eil a bheag air bith do

chuimhne, no do mhothachadh againn air an truaighe agus air na h-uile choitchionn a ta nan luidhe air eaglais agus pobull Dé.

Tha cuid a Chriosduidhean do leithid a spiorad éudmhor neo-fhéineil, air son math pobull Dé, is gu bheil àmhgharan na h-eaglais a slugadh suas àmhgharan am pearsa. Bha Melancton cho mòr air a shàrachadh leis na truaighibh bha nan luidhe air an eaglais, 's nach do ghabh e ach beag aire do bhàs a leinibh, d'an robh mor ghràdh aige. Agus b'fhior dearbhadh air an spiorad ghràsmhor, éudmhor, agus neo-fhéineil bh'ann an Eli, neach, air dha bhi na shuidh anns a gheata, a' feitheamh le mòr iomaguin air son teachdaireachd o 'n àrmailt, 'n uair thainig an sgeul gu'n theich Israel roimh na Philistich, 's gu 'n robh a dhithis mhac, Hophni agus Phinehas, màrbh, agus gu'n ghlacadh àirc Dhé, cho luath 'sa dh'ainmicheadh am focal sin, àirc Dhé, mu'n cual e 'n t-iomlan do 'n sgeul, air bàll ghabh inntinn a steach crioch na cùis, agus "thuit e sios agus fhuair e bàs, 1 Sam. iv. 18, 19, 20. O b'e sin am focal a leag agus mharbh e! Nan do stad an teachdaire leis an sgeul aig bàs a dhithis mhac, ro choslach ghiulaineadh'e an eallach sin, ach bu mhò leis càll na h-àirce no càll a mhic nò nigheanan.

Cia tearc a ta an leithide so do spioradaibh éudmhor, neo-fhéineil, air son math na h-eaglais ri 'm faotuinn, eadhon am measg luchd aidmheil anns a ghinealach fhéin-speiseil so? Nach fheud sinn gearan maille ris an Abstol, Philip. ii. 21. "Tha na h-uile ag iarraidh nan nithe a bhuineas doibh fein, cha 'n iad na nithe a bhuineas do Iosa Criosd." Tha iad ro ainmic am measg dhaoine tha fo mhòr chùram mu ni sam bith ach sin a ta chum an buannachd féin. Agus an ni a tha sinn ag ràdh mu 'n ro-churam, tha sinn ag ràdh an ni ceudna

mu 'n bhròn: ma bhàsaich leanabh oirnn, tha sinn féin ullamh gu bàsachadh mar an ceudna—ach cha dean àmhgharan muinntir eile lot air bith oirnn.

Cia teare iad a dh'fhuilingeas aon chuid co'-fhurtachd an teaghlaichean a bhi air an slugadh suas ann an àmhgharaibh na h-eaglais, no àmhgharan an teaghlaichean a bhi air an slugadh suas le tròcairibh na h-eaglais? A nis, 'n uair tha e mar so maille ruinn, 'n tràth tha ar beachd co dian-shuidhichte, air ar 'n àmhgharaibh féin, 's nach 'eil ach beag sùim againn ciod na tròcairean no na truaighean a ta nan luidhe air muinntir eile, is bròn peacach sin, agus is bròn e air son am bu chòir bròn a dheanamh.

*'San treas àite*, Tha ar bròn a teachd gu bhi peacach agus thar tomhas, 'n uair a tha e a' toirt air falbh ar 'n inntinn, no 'g ar fagail-ne neo-chuimear ann ar dleasnasaibh, air chor 's gu bheil e a' cuir moille agus bacadh air ar coluadar ri neamh.

Cia fhada shuidheas sinn 'nar 'n aonar a' beachdsmuaineachadh air créutair màrbh? Ruithidh ar smuaintean gle fhurasd an so, ach cia cho cruaidh 's a ta e oirnn an suidheachadh air an Dia bheò! 'N uair bu chòir d' ar cridhibh a bhi anns na flaitheanas maille ri Criosd, 's ann a tha iad anns an uaigh maille ri ar màrbh. Nach fheud iomadh anam fo àmhghair gearan gu ceart gu 'n d' thug an trioblaidean air falbh an Criosda uatha. (tha mi ciallachadh a thaobh co'-chomunn milis faireachdail ris) agus gu 'n chuir iad an leanabh màrbh 'na àite.

A chréutair thruaigh, stad, na gul ni 's mò air son do charaid màrbh, ach gu ma fearr leat gul air son do chridhe marbh. An e so t-ùmhlachd do rùn Dé ann do chuir fo àmhghar? Ciod, am fàs thu a' d' choigreach dha ni 's mò na bha thu roimhe? No an e so

an rathad chum do leigheas agus do cho'fhurtachd ann a' d' àmhghar, sguir do dh'urnuigh, agus do chulaobh a thionndadh air Dia. No mar dàna leat dearmad a dheanamh gu h-iomlan air do dhleasnas, gidheadh, tha 'n trioblaid a' milleadh a buaidh agus a sòlas: tha do chridhe seachranach, màrbh, agus troimh a cheile ann am beachd-smuaineachadh, agus ann an urnuigh, air chor 's nach 'eil thu aig faotuinn sòlas air bith uaithe.

Mosgail a Chriosduidh, agus thoir fainear, cha 'n 'eil so ceart. Gu cinnteach cha 'n 'eil an t-slat ag oibreachadh gu caoimhneil san àm a ta lathair. Ciod, an do bhàsaich do ghràdh do Dhia 'n uair bhàsaich do charaid? Am bheil do chridhe-sa cho fuair ann an dleasnas, 's a tha chorps' anns an uaigh? An do ghlac am bàs nàdurach esan, agus an do ghlac màrbhalachd spioradail thusa? 'S cinnteach ma ghlac, tha ni 's mò dh'aobhar agad a bhi caoidh do chridhe màrbh, na do charaid màrbh. Tionnda sruth do bhròin gu grad, agus saothraich gu cùl a chuir ris an fhònn inntinn sin gu h-eallamh, air eagal gu 'n innis féin-fhiosrachadh grathail dhuit gu h-aithghearr, nach 'eil anns an ni air son am bheil thu ri bròn an dràsd ach neo-ni an coimeas ri sin air son an dean thu bròn an deigh so. Gun teagamh 's e càll beothalachd spioradail agus blàths neamhaidh aignidhean càll is ro mhò, na ged chailleadh tu mnaoi phosda t' uchd, no 'n leanabh bu taitnich a chàradh le pàranta teo-chridheach riamh anns an uaigh.

A leughadair, ma 's e so do chor, tha aobhar agad a bhi tagair a cheud àite am measg an luchd bròin. Is feàrr air do shon deich mic adhlacadh, na lasachadh ann an aon chéum do d' ghràdh agus do d' thlachd ann an Dia. 'S e chrioch a bh' aig Dia ann do bhualadh, chum do chridhe bhuannachd agus a thoirt ni 's dlùithe dha féin, le bhi toirt air falbh sin a ta 'ga thoirt air

seachran uaithe; cionnas ma ta tha thu a' cur an aghaidh dearbh rùn Dé 'na fhreasdal? Am feum Dia a thlachd a chàll ann do cho'chomunnsa, a chionn gu'n chaill thusa do thlachd anns a chréutair? Gu cinnteach, 'n uair tha do thrioblaidean 'ga d' leantuinn mar so chum do chlosaid, is trioblaidean peacach agus neo-mheasarra iad.

'S *a cheathramh aite*, Feudaidh sibh a cho'dhùnadh mar an ceudna, gu bheil 'ur bròn peacach agus thar tomhas, 'n uair tha e a' claoidh agus a' luchdachadh 'ur cuirp thar 'ur comas, air chor 's gu bheil 'ur beatha ann an cunnart, no 'gam fagail neo-fheumail agus neo-iomchuidh air son seirbhis. "Oibrichidh doilgheas an t-saoghail bàs," 2 Cor. vii. 10; is e sin ri ràdh, bròn a dheanamh air mhodh feolmhor nàdurach, a reir cleachda dhaoine an t-saoghail, dha nach toir beachd-smuaineachadh no reusonachadh spioradail air bith fuasgladh. Tha so air uairibh a' luidh cho tròm air a chorp, is gu bheil e a' tuiteam sios fo 'n chudthrom, agus 'ga thilgeadh na leithid a dh'easlainte nach gabh toirt air falbh gu bràth, no leigheas ann an t-saoghal so. "Ni iomaguin ann an cridhe duine a chromadh sios," deir Solamh, Gnath. xii. 25. Feumaidh an corp is treise cromadh sios fo dhubhachas cridhe.

Tha inntinn an duine (arsa neach àraidh) coslach ris a chloich tirhenus; cho fad 'sa mhaireas i slàn, anàmhas i, ach aon uair 's gu 'm bris i, air bàll theid i fodha. Is réudan doilgheas, nì mu gheibh e aon uair a steach anns an inntinn, a chuireas as do 'n chorp ann an ùine aithghearr, ge b'e co laidir 'sa ta e, coslach ri seann trusgan loisgte.

Tha Feallsanaich agus Lighichean gu cumanta a' meas a bhròin am measg nan aobharan àraidh a ta giorrachadh beatha dhaoine. Bha Criosd na dhuine dhoil-

ghiosan agus eolach air bròn; agus tha cuid a' smuain-eachadh, gu 'm b'e sin a b' aobhar gu 'n robh e sealltuinn coslach ri duine a bhiodh leth-cheud bliadhna, 'n uair nach robh e ach mu thimchioll deich bliadhna fichead a dh'aois, Eoin ii. 17. Ach bha dhoilghiosan-sa do ghné eile.

Is iomadh neach dh' am bheil anam 'ga chorp mar a ta sgian ghéur do dhuille thana, a ghearras troimh i gu furasda; agus ciod a ta sinne a deanamh le bhi smuain-eachadh agus a' géur-bheachdachadh air ar doilgh-iosaibh, ach a gearradh ni 's doimhne agus ni 's ealamh? Do na h-uile chréutair a chruthaich Dia riamh (ach a mhàin na deamhain), 's e 'n duine is ro dheonaiche agus is comasaiche air a bhi 'ga chlaoidheadh féin.

Cia neo-thròcaireach a luchdaicheas sinn ar cuirp féin ann an àmannaibh trioblaid? Cha 'n e a mhàin gu bheil sinn a' caitheamh an neirt le bròn, ach tha sinn ag àicheadh dhoibh a chobhair agus an ùrachaidh a bhiodh feumail air an son. Feumaidh iad an eallach a' ghiulan, as éugais ùrachadh air bith a bhi air a dheonachadh dhoibh; ma dh' òlas iad deòir, agus ma dh' itheas iad aran na h-àmhghair, feudaidh iad an sàth a' ghabhail dheth; ach cha cheadaichear aran taitneach, na cadal sàmhach dhoibh. Gu cinnteach cha luchd-aicheadh sibh ainmhidh, mar a ta sibh a' luchdachadh ar cuirp féin; dh'fhuasgladh agus ghabhaidh sibh truas ri ainmhidh a chitheadh sibh ag osnaich agus a' tuiteam sios fo thròm eallaich ach cha chuidich agus cha dean sibh iochd air ar cuirp féin.

Thug anamanna cuid a dhaoine a leithid a lot domhain d' an cuirp, 's nach 'eil e coslach gu meall iad mòran do laithibh socrach no sòlasach gu bràth, fhad 'sa chòmhnuicheas iad annta. A nis tha so ro pheacach, agus neo-thaitneach do Dhia; oir ma tha

leithid a churam caoimhneil aige d' ar cuirp, 's nach àill leis gu 'm bitheamaid air ar slugadh suas le anabarra doilghios, (cha 'n àill, ged a b' ann air son peacaidh,) 2 Corint. ii. 7. ach tha e eadhon a' cur crioch roimh na bhròn sin; cia mòr is lugha 'na sin a b' àill leis gu 'm bitheamaid air ar slugadh suas le doilghios an leth muigh air son càll aimseireil? Nach 'eil sibh a' smuaineachadh gu 'm feudadh 'ur stoc do neart nàdurach a bhi air a ghnàthachadh, chum feum ni 's fearr na iad sin? Feudaidh an t-àm a thighinn oirbh, anns an guidhe sibh gu dùrachdach gu 'm biodh an neart agus an t-slainte ud agaibh a rìs chum an caitheamh air son Dhé, a ta sibh an tràths' a' caitheamh, agus a' tilgeadh air falbh gu stròghail air 'ur trioblaidibh, gun bhrìgh no tairbhe air bith.

Uime sin, bha e na àrd phùinc do ghliocas ann an Daibhidh, agus gun teagamh tha e air a chur air chuimhne chum gu'n leanamaid-ne eisempleir, neach, 'n uair fhuair an leanabh bàs, a sguir do bhròn, agus dh'eirich e, agus dh'ionnail se e féin, agus dh'ith e aran, 2 Sam. xii. 20.

*'S a chuigeamh àite,* 'N uair a lionas àmhghar an spiorad le frionas agus mi-thoileachadh, agus a bheir e air gearan gu h-uaigneach an aghaidh làimh Dhé, an sin tha ar trioblaid làn do pheacadh, agus bu chòir dhuinn a bhi air ar 'n irioslachadh air a shon fa chomhair an Tighearna.

Ciod air bith a ta Dia a' faicinn iomchuidh a' dheanamh ruinne, no ris na bhuineas dhuinn, bu chòir dhuinn do ghnà smuaintean math a bhi againn mu thimchioll. Dlùthaichidh cridhe gràsmhor ni's dlùithe agus ni 's dlùithe ri Dia ann an àmhghar, agus is urrainn e Dia fhireanachadh 'na bhuillibh is ro chruaidhe, ag aideachadh gu bheil iad uile ceart agus naomh, Salm cxix.

75. "Tha fhios agam, a Thighearna, gu bheil do bhreitheanais ceart, agus gur ann am firinn a chlaoidh thu mi." Agus leis a so feudaidh an t-anam dearbhadh a threibhdhireis, agus fhior ghràdh do Dhia a' ghabhail dha féin gu solasach. Seadh, bha e do mhòr fheum do chuid a dh'anamanna, an gràdh do Dhia a' ghnàthachadh gu ceart nan leithid so a dheuchainnean; tha bhi smuainteachadh le gràdh agus mòr thlachd mu Dhia, eadhon 'n uair bhuaileas e sinn ann ar sòlasaibh is ro ionmhuinne, agus is dlùithe dhuinn, a' cur an céill gu sòilleir, gu bheil sinn 'ga ghràdhachadh air a shon féin, agus ni h-ann a mhàin air son a thiodhlacadh, agus gu bheil maith aobhair ni 's doimhne ann ar cridhibh, na tha maith créutair air bith. Agus is e so an sòlas a fhuair cuid o leithid so a dh'fhoillseachadh do 'n cridhibh fèin, le géur thrioblaidibh; nach dealaicheadh iad riu, chum an sòlasa (ged is e an càll a dh'aobharaich iad) fhaotuinn air ais nan àite.

Ach a bhi air atadh le mi-thoileachadh uaigneach, agus smuaintean cruaidh a bhi againn mu Dhia, mar gu 'n deanadh e euceart oirnn, no gu'n bhuin e ruinne ni bu chruaidhe na ri dream air bithe eile. O! 's gràineil am fònn inntinn so, toradh mallaichte a tha fàs o dhroch fhréumh; o chridhe ro fheolmor, aineolach, àrdanach, no aig a chuid is lugha o chridhe tur truaillidh, ma 's e 's gu bheil e air athnuadhachadh. Amhuil a bha e maille ri Ionah, 'n uair bhuail Dia a luibh-sgaile, "Seadh (arsa esan), Is ceart dhomh a bhi ann an corruich gu bàs," Ionah iv. 9. An duine bochd, bha e tur mi-riaghailteach aig an àm sin: cha b'e sin fior fhònn, no suidheachadh gnàthaichte inntinn, ach obann a ghlac e; ni a thachair troimh braiseadh do bhuaireadh, a chuir aignidhean ann an teasach.

Is tearc iad leis an dàna an corruich a thaomadh a

mach 'na leithid sin a chainnt. Ach cia lion iad aig am bheil an cridhibh làn searbhas le mi-thoileachadh, agus eirigh suas uaigneach an aghaidh an Tighearna? Agus ma 's e 's gu'm fosgail an Tighearn an suilean gu bràth chum sin fhaicinn, ni e ni 's mò thrioblaid dhoibh na rinn an-àmhgharan riamh, ged is iad a dh' aobharaich e.

Cha 'n 'eil mi 'g aicheadh nach fheud an cridhe is fearr a bhi air a bhuaireadh gu bhi smuaineachadh agus a labhairt gu h-andàna mu thiomchioll oibre so an Tighearna; seididh an t-eas-caraid mì-runach sin, an diabhol, na-eibhlean, agus ni e 'dhichioll chum ar spioradan a sheideadh suas aig a leithid so a dh'àm gu tur mi-thoileachadh; Bha am buaireadh so laidir eadhon air Daibhidh féin, gu smuaintean cruaidh a bhi aige mu Dhia, agus gu co 'dhùnadh, "Do rireadh gu diomhain ghlan mi mo chridhe." Mar gu'n abradh e cia beag sochair a tha aig duine a thaobh a dhiadhachd e na h-uile is miosa? Ach cha b'fhada bha e a' cur an aghaidh an leithid sin a ghluasadan. "Nan abrainn, Labhraidh mi mar so, feuch, air ginealach do chloinne dheanainn eucoir," Salm lxxiii. 13—15. Aig ciallachadh, gu'n diteadh e uile ghinealach nan daoine diadhaidh air feadh an t-saoghail gu leir; oir co 'nam measg-san uile, nach 'eil, no nach robh, no nach fheud a bhi fo amhghar cho cruaidh 's a ta mi féin.

Gu cinnteach ri Dia tha e iomchuidh r' a ràdh, "Ghiùlain mi smachdachadh, cha chiontaich mi ni' 's mò," Iob xxxiv. 31. Ciod air bith a ni Dia riut, labhair gu math, agus smuainich gu math mu thimchioll féin, agus 'oibre.

'*S an t-seathadh àite*, Tha ar bròn neo-mheasarra, 'n uair a tha sinn 'ga ghnàth bheothachadh agus 'ga bhrosnachadh le ar deoin.

Tha am bròn coslach ris an leomhan, is toigh leis cluich ruinn mu 'n cuir e as duinn. Agus is iongantach an ni, gu 'm faigheamaid seorsa do thaitneas ann a bhi dusgadh ar doilghios. Thug Seneca fainear, agus tha e dearbhta o fhéin-fhiosrachadh, "Gu bheil gné araidh do thlachd a' leantuinn a bhròin féin."

Na h-Iudhaich a bha maille ri Muire 'san tigh a toirt co'fhurtachd dh'i, "'N uair a chunnaic iad Muire gu 'n d' eirich i gu grad, agus gu 'n deachaidh i mach, lean iad i, ag ràdh, Tha i dol chum na h-uaighe, a chaoineadh an sin," Eoin xi. 31. Mar a ni iadsan, (arsa Calbhin) "Leis an àill an àmhgaran a dhusgadh, le dhol chum na h-uaighe, no le bhi gu tric ag amharc air a chorp mhàrbh."

Mar so is toigh leinn a bhi 'g amharc air na nithibh a bhuineadh do ar càirdibh nach maireann, agus a bhi gu tric ag aithris an gniomharan agus an cainnt, cha 'n ann air son aobhar teagaisg cudthromach, no eisimpleir naomh air bith; oir bhiodh a ni sin cliù-thoillinntinneach agus barrantas air a shon, ach a chum an leòn a shuathadh agus fuil as ùr a thoirt as, le bhi 'gar lot féin le cuid a dheuchainnibh beaga, gidheadh a ta nan nithe ro leòntach. Is aithne dhomh mòran a shuidheas sios agus a labhras mu aogais, mu ghniomharra, agus mu bhriathra an cloinne, ùine mhor le cheile, agus a ghuileas ri àm dhoibh a bhi 'gan aithris, agus sin iomadh mios an deigh am bàis, mar sin ag cumail na lot fosgailte an còmhnuidh, agus ag cràdh an cridheachan féin as éugais tairbhe sam bith uaithe sin. Feumaidh ciabhag fhuilt, no rud air chor eigin gun bhrìgh mar sin, a bhi air a ghleidheadh air son an aobhar sin, chum am bròn athnuadhachadh, le bhi 'g amharc air gach latha. 'S ann air son an aobhar sin, nach b' àill le Iacob Benoni a' ghairm do mhac, an t-eagal gu 'm biodh e 'g ùrachadh a bhròin, ach Beniamin.

Tha mi fada o bhi 'g iarraidh gun leigeadh sibh ar càirdean ionmhuinn air di-chuimhn gu neo-mhothachail, ach 's ann a tha mi 'n aghaidh sin cho mòr 'sa tha mi 'n aghaidh nan cùimhneachain neo-tharbhach agus leanabaidh sin. O mo chàirdean! tha chaochladh sin againn ri dheanamh fo 'n t-slat. Nach b'fhearr dhuinn a bhi rànnsachadh ar cridheachan agus ar tighean, 'n uair a ta slat Dhé oirnn, agus a' meorachadh cionnas a fhreagaras sin a chrioch mu 'n do chuireadh i, le bhi claoidh nan truaillidheachdan sin a ta 'ga brosnachadh? Gu cinnteach cha 'n 'eil an t-slat ag oibreachadh gu caoimhneil, gus an tig e gus a chéum so.

'*S an àite mu dheireadh,* Feudair a' chur an céill gu bheil ar doilghios peacach, 'n uair a ta iad a' bòdhradh ar cluasan an aghaidh gach comhairle fhallain agus co-fhurtachd iomchuidh, a ta air an tairgse dhuinn chum ar cobhair agus ar cuideachaidh. Ierem. xxxi. 15, " Chualas guth ann an Ramah, caoidh, gul ro-ghoirt: Rachel a' gul air son a cloinne; dhuilt i co'fhurtachd air son a cloinne, a chionn nach 'eil iad ann." Cha ghabh i ri co'fhurtachd air bith, cha leighis meadhon sam bith a h-euslaint, ach a clann a bhi air an aiseag dh'i a rìs; thoir air an ais dh'i iad, agus bithidh i sàmhach; no mar toir, 's co math dhuit a bhi bruidhean ris a ghaoith, cha 'n éisd i ri ni sam bith a their thu. 'S ann mar so bha clann Israeil, 'n uair a bha iad fo 'n daorsa chruaidh anns an Eiphit; thug Maois sgeul aoibhneach na saorsa dh' an ionnsuidh. " Ach cha d' eisd iad ris, tre chràdh spioraid, agus tre dhaorsa chruaidh," Ecsod. vi. 9.

'S ann mar so tha mòran co dian-shuidhichte nan trioblaid, is nach fhaigh focal comhairle no co'fhurtachadh àite sam bith maille riu; seadh, b'aithne dhomh cuid a bha co anabarrach ealamh agus seolta, eadhon

os ceann tomhais chumant an comais agus am pàirtean, ann a bhi deilbh leithsgeulaibh chum co'fhurtachd a thionndaidh uatha féin, mar gu 'm biodh iad air an tuarasdalachadh gu bhi tagair an aghaidh am math féin, agus ged b'e 's gu 'n d'thugta orra cùl a chur ris na leithsgeulaibh ud, gidheadh tha iad ro dhaingean air an suidheachadh 'nan àmhgharaibh gu bhi air an gluasad, abair na 's àill leat, ach cha 'n 'eil umhail aca dha, no aig a chuid is faide cha 'n 'eil e ag druigheadh orra. Tairg comhairle no co'fhurtachadh fheumail no iomchuidh dhoibh, cha ghabh iad iad ; tha do chomhairlesa gu math, ach cha 'n 'eil càil aca dh'ì an tràthsa : mar anns an Salm lxxvii. 2. " Dhiult m' anam (ars' esan) sòlas a ghabhail."

Is antromachadh mòr air ar 'n àmhghar a bhi dh' easbhuidh co'fhurtachd, 'n uair a ta sinn fo àmhghar ; agus tha e na pheacadh co'fhurtachd a dhiultadh, 'n uair thairgear dhuinn e. Feudaidh an t-àm teachd anns am biodh sinn toilichte co'fhurtachd fhaotuinn, no focail a bhiodh chum cùl-taic dhuinn a chluinntinn, agus e bhi air aicheun dhuinn.

O ! b'e an tròcair dhoibhsan a ta fo àmhghair, Barnabas a bhi aca maille riu, eadar-theangair, aon am measg mhìle ; agus bithidh e na amaideachd, agus na mhòr pheacadh do'n mhuinntir fo àmhghair, ma's e 's gu'n doirt iad na h-iocshlaintean oirdheirc sin a ta air an ullachadh dhoibh, mar uisge air an talamh, air son cridhe droch-mhuinnte, fo thrioblaid. Na abair, maille riusan ann an Tuireadh iii. 18, 19. " Tha mo dhòchas air bàsachadh o'n Tighearn, tha cuimhneachadh air m' àmhghair agus mo thruaighe, na shearbhadas agus na dhòmblas." Is mòr am béud gu 'n cuireadh searbhadas agus dòmblas na h-àmhghar gràin cho mòr air Criosduidh, is nach b'urrainn e aig àm air bith blas

fhaotuinn air a mhìllseachd a ta 'sna geallaibh, agus ann an Criosd. Mar so chuir mi crioch air a cheud ni a rùnaich mi, ann a bhi nochdadh dhuibh ciod anns nach 'eil, agus ciod anns am bheil, peacadh luchd-broin ag co'sheasamh.

II. Air dhomh so a dhearbhadh, agus a nochdadh dhuibh c'àite am bheil an cunnart agus am peacadh na luidhe; theid mi air m'aghaidh gus an dara ni a rùnaich mi, eadhon, a bhi nochdadh do luchd-cumhaidh peacadh a bhròin neo-mheasarradh, agus a chuir impidh orra srian òr na stuamachd, a' chumail 'nan aignidhibh, 'n uair a ta iad fo àmhghar. Agus O! gu ma h-ann a bhios mo bhriathran-sa cho buadhach air na h-anamannaibh brònach sin a leubhas iad, 'sa bha briathran Abigail air Daibhidh, 1 Sam. xxv. 32. neach 'n uair chunnaic e cho iomchuidh agus cho tràthail 'sa bha iad, a thuirt, "Beannaichte gu'n robh an Tighearna Dia Israeil, a chuir thusa an diugh a' m' choinneamhsa; agus beannaichte gu robh do chomhairle."

Tha mi làn sheadhail dheth ciod an gnothaich cruaidh a ghabh mi os làimh an so; aignidhean mi-riaghailteach, buaireasach, ceannairceach, a chiùineachadh agus a cheannsachadh; mar is trice cha 'n 'eil a bhi cur bacadh air dian-shruth an fhulangais, ach 'ga bhrosnachadh, agus a' toirt air at ni 's mò agus ni 's miosa. Is leis an Tighearn an obair, agus tha i gu h-iomlan an urradh r'a chumhachd agus r'a bheannachd-san. Esan a their ris an fhairge, *Tosd*, tha e coma-ach mar an ceudna an fhairge bhuaireasach, dhoinionnach, a ta béuchdaich am broilleach na dream a ta fo àmhghar, a stòladh agus a chiùineachadh, agus nach 'eil a' tilgeadh a nios ni sam bith ach sgùm nan gearana diomhain agus neo-fheumail mu thimchioll ar truaighe, no salachar nan gearana aingidh air deiligeadh an Tighearna ruinn.

Tha slat na trioblaid ag dol mu 'n cùairt, agus a' fiosrachadh gach inbhe sluaigh fa leith as eugais eadar-dhealachadh. Tha i air pailliuinibh nam firein agus nan eacorach, nan ionraic agus nan aingidh, tha iad araon a' brōn fo 'n t-slat.

Cha 'n fheud sin ar 'n aire shuidheachadh cho mòr air a mhuinntir dhiadhaidh, is gu 'n dean sinn tur dhearmad air càch, oir ged nach 'eil an aignidhean cho riaghailteach, gidheadh tha iad cho laidir agus cho anmhuinn a thaobh an càirdean, agus uime sin cha 'n fheudair am fàgail gu h-iomlan chum tuiteam sios fo 'n eallachaibh as eugais fuasglaidh.

Uime sin, feumaidh mi m' aire thionndaidh an so gu da sheòrsa muinntir, a ta ag silleadh dheòir air son an aoin aobhair; tha mi ciallachadh a mhuinntir iompaichte, agus a mhuinntir neo-iompaichte, a ta ri bròn air son bàs an càirdean ionmhuinn. Tha mi am fiachan dhoibh araon, agus ni mi mo dhichioll chum an cobhair agus an cuideachadh; oir tha eadhon a mhuinntir neo-iompaichte a' gairm air son cobhair agus co'thruas, agus cha 'n fheudair an dearmad na'n tur dhi-chuimhneachadh 'nan àmhgharaibh. Feumaidh sinn truas a' ghabhail dhiubhsan nach gabh truas dhiubh féin. Tha lagh Dhé ag àithneadh dhuinn còmhnadh a' dheanamh ri ainmhidh, ma thuiteas e fo 'eallach, cia ni's mò mhòr bu chòir dhuinn cobhair a dheanamh riusan a ta tuiteam sios fo thrōm eallach do bhròn.

Tha mi 'g aideachadh nach 'eil a bhi tairgse co'-fhurtachd do'n mhuinntir neo-iompaichte na ni gnàthaichte 'n ar measg-ne, agus feudair a mheas iongantach le cuid, cia uaithe a b'urrainn ni sam bith do chuideachadh a bhi air a thoirt dhoibhsan, aig nach 'eil còir shònraichte ann an Criosd, no 's na geallaidhibh.

Tha mi 'g aideachadh mar an ceudna, gu bheil mi

'gam fhaotuinn féin glé neo-chomasach air son na h-obair so. Cha 'n urrainn mi na h-iocshlaintean ath-bheothachaidh sin a ta ann an Criosd, agus anns a chùmhnant air son pobull Dé a ta fo àmhghar a thairgse dhoibh; ach gidheadh, tha maitheas Dé cho mòr, eadhon d'a naimhdean, is nach d'fhàg e iad tùr as eugais cùl-taice, no meadhonan a chum am bròn eatromachadh.

Uime sin, a leughadair, ma 's e so do chor-sa: a bhi fo àmhghar ghoirt agus ri bròn mi-naomh air son do chairdean màrbh, tha ni 's mo dh'aobhar agad a bhi ag caoidh t'anam màrbh, a tha gun Chriosd agus gun ghràs, cho math ri bhi gun chlann, no gun chàirdean, cha 'n 'eil aon chuid co'fhurtachd agad a' d' laimh, na dochas ris, ach làn do thrioblaid, agus a dh'easbhuidh fuasglaidh aon chuid tre ùrnuigh no tre chreidimh chum saorsa do d' chridhe.

A chréutair bhochd, is truagh do chor, ach gidheadh na tuit sios gu tur, agus na ceaduich dhuit féin a bhi air do shlugadh suas le cràdh; chuir thu t-aonghaoil anns an uaigh, gidheadh na tilg thu féin an coinneamh do chinn anns an uaigh as a dheigh; cha 'n e sin an rathad chum do thruaighe a leigheas; ach suidh sios car tamull, agus smuainich air na tri nithibh so.

*Air tùs*, Do gach uile chréutair a ta 'san t-saoghal, is tu is mò aobhar air a bhi toigheach agus cùramach mu d' bheatha agus mu d' shlàinte, chum an gleidheadh: oir ma 's e 's gu'n cuir do thrioblaid as duit, bithidh tu càillte agus truagh gu siorruidh.—"Oibrichidh doilgheas an t-saoghail (arsa 'n t-Abstol) bàs." Agus ma dh'-oibricheas e do bhàs-sa, oibrichidh e do dhàmnadh mar an ceudna: oir tha ifrinn a' leantuinn an eich ghlais, Taisb. vi. 8. 'N uair a gheibh creidmheach bàs, cha bhi e 'n cunnart ifrinn: cha 'n 'eil cumhachd aig an dara bàs air; ach anaoibhinn dhuitse ma bheireas e

ort ann do pheacaibh; uime sin bi air t-fhaicill, ciod a ni thu 'n aghaidh do bheatha agus do shlàinte. Na cuir coinneal a bhròin tuille 's faisg air an t-snaithean sin air am bheil thu 'n crochadh os cionn béul na h-ifrinn.

O! is mòr gur fearr a bhi gun chlann no gun chairdibh air thalamh, na bhi gun dòchas agus gun leigheas ann an ifrinn.

*'S an dara àite,* Aidich agus amhairc le ioghnadh air toirbheartas agus air maitheas Dé a nochdadh dhuit anns an àmhghar so; 'n uair a thainig am bàs a bhualladh agus a ghiulan air falbh aon do d' theaghlaich, nach bu tu féin an neach air na thuit an crannchur; thugadh air falbh t-fhear-pòsda, do mhnaoi-phòsda, no do leanabh, agus dh'fhàgadh thusa; nan robh t'ainms' anns an òrdugh, bhiodh tu an tràths' an taobh thàll do dh'earbsa.—O tròcair Dhé a chaomhainn thu! fad-fhulangas iongantach Dhé a' d' thaobh; math dh'fhaoidhte nach do bhrosnuich an créutair bochd a thugadh air falbh, Dia riamh cho mor 'sa rinn thusa; cha do mhi-ghnāthaich do leanabh bochd riamh trocair, cha d'rinn e di-meas air gairmibh, cha do chàrn e suas am mìle cuid do'n chionta sin a chàrn thusa suas; air chor 's gur math a dh'fheudas tu a smuaineachadh gur tu féin bu choir dha a ghearradh sios, a bhrosnuich Dia cho mor, agus cha 'n e do leanabh beag bochd.

Ach O, fad-fhoighidinn iongantach Dhe! O, saoibhreas fhad-fhulangais! 'S ann a tha iad a mhàin a' toirt ràbhadh dhuit, agus ni h-ann 'gad' bhualadh; nach 'eil ni sam bith an so is fiù buidheachas a thoirt air a shon? Nach feàrr a bhi ann an éididh dhubh air son neach eile air thalamh, na ann an dubh dhorchadas gu siorruidh? Nach fasa dhuit a dhol chum uaigh do charaid màrbh agus gul an sin: na dhol a dh'ifrinn a' measg na mhuinntir mhalluichte, far am bheil gul, agus caoineadh, agus giosgan fhiacal.

*'S an treas àite,* Feudaidh e bhith gur e 'n àmhghar so, air son am bheil thusa ri bròn, an tròcair is mò chòmhlaich riut riamh anns an t-saoghal so. Rinn Dia do chridhe maoth a nis le trioblaid, nochd e dhuit diomhanas an t-saoghail so; agus ciod an ni bochd faoin do 'n d' rinn thusa do shonas: tha néul dorch sgaoilte a nis thairis air t'uile cho fhurtachdaibh saoghalta. A nis, O a nis! nam b'e 's gu 'm buaileadh an Tighearn a steach leis an trioblaid so, agus do shùilean fhosgladh leatha chum do staid bhrònach fhaicinn, agus do chridhe fhuasgladh gu bràth o'n t-saoghal dhiomhain a tha thu faicinn anns nach 'eil ni sam bith a nis; agus gu 'n d' thugadh i thu gu roghainn a dheanamh do Chriosd, am math a mhàin a mhaireas, mar do chuibhrionn. A nis, ma's e 's gu 'n toir do thrioblaid do pheacaidh gu do chuimhne, agus ma's e 's gu 'n toir do charaid màrbh thu gu mothachadh do t'anam màrbh, a tha co fuair do Dhia agus do nithibh spioradail, 's a tha chorpsa dhuitse; agus ni's ro ghràineile 'na shuilibh-san na tha no na bhitheas an corp sin gu h-aithghearr ann an suilibh dhaoine: uime sin, is e an là so gu cinnteach an là do thròcair is mo a chunnaic thu riamh fathast. O! am bàs sonadh a dhearbhas a bhi na bheatha do t' anam. Is e so air uairibh rathad an Tighearn a thaobh cloinn nan daoine, Iob xxxvi. 8, 9, 10. "Agus ma bhios iad ceangailte an geimhlibh, ma ghlacar iad ann an còrdaibh àmhghair; an sin nochdaidh e dhoibh an obair agus an eusaontais, gu 'n robh iad ànbarrach; agus fosglaidh e an cluas chum foghluim, agus aithnidh e dhoibh pilltinn o euceart."

O smuainich, a chréutair bhochd bhrònaich, gu bheil sin a ghoid air falbh do chridhe o Dhia, a nis air siubhal; tha sin ag ith suas t'ùine agus do smuaintean, air chor 's nach 'eil aite annta do Dhia, do t'anam, no

do 'n t siorruidheachd, air faotuinn bàs; tha gach dochas diomhain a bha thu gealltuinn dhuit féin, o na chréutair bhochd sin a tha nise na luidhe 'san ùir, air dol a dhith ann an aon latha. O ciod an cothrom a th' agad a nis air a dhol do fhlaitheanas, os cionn na bha agad riamh roimhe! Ma's e 's gu 'm beannuich Dia an t-slat so dhuit, bithidh aobhar agad air iomadh là taingealachd a chumail air son an là so.

Guidheam ort, smuainich air na tri nithibh so; cha 'n urrainn mi tuille co'fhurtachadh a bhuileachadh ort, tha do chor truagh a' dùnadh a cho'fhurtachaidh is feàrr uait; 's ann do phobull Dé a bhuineas iad, agus cha 'n 'eil gnothach air bith agad-sa riu fathast. Uime sin, tionndaidh mi uatsa d' an ionnsuidh-san, agus tairgidh mi cuid a cho'fhurtachdan ni's ro luachmhoire dhoibhsan, d' am buin iad air dhoigh àraidh, a dh'fheudas a bhi do mhòr fheum dhuit-sa nan lèughadh; ged nach biodh ann ach gu bhi leigeadh ris dhuit sochairibh bheannuichte, agus cor pobull Dé anns na trioblaidibh is mò anns an t-saoghail so, agus ciod a bhuannachd, an t-sìth, agus an-fhois a tha iad a' faotuinn o'n còir ann an Criosd, a bharrachd air an staid sin anns am bheil thusa.

Agus ann a bhi dol air m' aghaidh gu bhi comhairleachadh agus a co'fhurtachadh pobull Dé a ta fo àmhghar, cleachdaidh mi mo shaorsainn ann an dòchas gu 'n soirbhich mi. Is sibhse an dream air am bheil eagal an Tighearn, agus a tha criothnachadh roimh 'fhocal, is mò tha am peacadh is lugha a' cur a dh'eagal oirbh nan àmhghar is ro mhò. Gu'n teagamh, b'fhearr leibh 'ur clann uile adhlacadh, na 'ur n-Athair neamhaidh a bhrosnuchadh agus a chràdh. Is toigh leibh 'ur cairdean, ach is e Criosd is ro dhocha leibh.

Uime sin, ceadaichibh dhomh impidh a chur oirbh a

dhol air leth car tamull chum 'ur clòsaitean, saoraibh beagan ùine o 'ur doilghiosaibh neo-tharbhach, eatrom-aichibh agus deanaibh falamh 'ur cridheachan fa chomhair an Tighearn, agus iarraidh a bheannachds' air na h-aobhar fuasglaidh, sìothachaidh, agus suaimhneis cridhe a leanas; tha cuid dhiubh ni's coitchionn agus ni's ro fhollaisich, cuid eile ni's sonruichte agus ni's ro àraidh, ach tha na h-uile dhiubh air dhoigh 's gu 'm feud iad, tre bheannachd Dhé, a bhi gle fheumail aig an àm so d' ur 'n anamannaibh.

1 *Aobhar.* Thugaibh fainear, ann an là 'n doilghios so, co a dheilbh agus is ughdair do 'n t-slat so fo am bheil sibhse fulang. Nach e an Tighearna? Agus ma's e an Tighearn a rinn i, thigeadh dhuibhse striochdadh gu ciùin, Salm xlvi. 10. "Bithibh sàmhach, agus tuigibh gur mise Dia."

Tha duine agus duine ag seasamh air co'ionann bònn: Ma ni 'ur co'chreutair ni sam bith a mhi-thaitneas ribh, feudaidh sibh cha 'n e mhàin fhiosrachadh co a rinn e? ach, c'arson a rinn se e? Feudaidh sibh fharraid ciod am bònn agus an t-aobhar a bh' aig air son a dheanamh, ach cha 'n fheud sibh sin a dheanamh 'sa chùis so: tha sinn ag earbsa gu 'm bu choir an t-aon ni so, *Is e an Tighearna rinn e,* as éugais tuille co'stri no connsachadh, sìth agus tosd a chur oirbh, ciodh air bith ni a rinn e, Iob xxxiii. 13. "C'ar son a chuireas tu na aghaidh; oir ann an aon air bith d'a nithibh cha d'thoir e cunntas." Oir is eigin e bhith gu bheil an Dia Mòr na Dhia nach toir cunntas, agus nach gabh bacadh.

Tha e na nàire do leanabh cuir an aghaidh 'athair; 's na nàire do sheirbhiseach strì r'a mhaighstir; ach O! ciod cho maslach 'sa tha e, do chréutair connsachadh agus strì ris an Dia a rinn e? Gu cinnteach tha e

gle réusontach gu 'm biodh sibh umhail do 'n toil sin o'n d'thainig sibh, agus gu 'm biodh an Ti a dhealbh sibhse agus na bhuineas dhuibh, 'g ar riaghladh araon, mar chì e math 'na shùilibh: tha e air a ràdh, 2 Sam. iii. 36. "Gu'n robh gach ni a rinn an righ, taitneach ann an suilibh an t-sluaigh uile." Agus am mi-thaitinn ni sam bith a tha 'n Tighearna deanamh ribhse? Cha chomasach dha eacoir sam bith a dheanamh. Ma's e s 'n uair a bhios sinn a' sràid-imeachd ann ar liosaibh, gu 'n spion sinn ròs fo ùr-bhlàdh, co dh'fheudas cron fhaotuinn dhuinn air a shon, oir is leinn féin e, agus feudaidh sinn a bhuain 'n uair is àill leinn. Nach ann mar so tha chùis? Do bhlàdh taitneach a chaidh a bhuain ma's do làn sgaoil e, bhuaineadh e leis-san d' am buineadh e, seadh, leis-san a dhealbh e. Ma tha àrd-uachdranachd-sa neo-chriochnach, gu cinnteach bu chòir gabhail r'a riaghladh gu taitneach.

Is ann mar sin a rinndeagh Eli, 1 Sam. iii. 18. "Is e an Tighearn a th 'ann: ann ni sin a ta maith 'na shùilibh ni e." Agus is ann mar sin a rinn Diabhidh, Salm xxxix. 9. "Bha mi a'm' thosd, cha d'fhosgail mi mo bheul, a chionn gur tusa a rinn e." O biodh e air chuimhne gu bràth, "Gur tusa mhàin da 'n ainm Iehobhah, an Ti a's airde os cionn na talmhainn uile," Salm lxxxiii. 18.

Tha ard-uachdranachd ghlòrmhor Dhé air fhoillseachadh gu h-urramach ann an dà ni, 'òrdugh, agus a fhreasdal. A thaobh a cheud aon diubh tha e 'g ràdh, Rom. ix. 15. "Ni mi trocair air an neach air an dean mi tròcair." Cha bhònn sam bith so gu bhi connsachadh na aghaidh; oir tha e air a ràdh, anns an 20 rann, "O a dhuine, co thusa a ta tagradh an aghaidh Dhé? An abair an ni a chumadh ris an ti a chum e, C'ar son a rinn thu mi mar so? Nach

'eil cumhachd aig a' chriadh-fhear air a chriadh?"—Agus a thaobh a fhreasdail, anns am bheil mar an ceudna ard-uachdaranachd air a foillseachadh, tha e air a ràdh, Sech. ii. 13. "Bi tosdach, O uile fheòil. an lathair an Tighearna: oir tha e air a thogail suas o 'ionad-comhnuidh naoimh." Tha so air a labhairt mu oibreachadh a fhreasdail anns na caochlaidhean a tha e deanamh ann an rioghachdaibh, agus na fàsalachdan a tha 'gan leantuinn.

Nis air dhuinn fhaicinn gur ann mar so tha a' chùis, gur e an Tighearn a rinn e; is e 'dheagh-thoils' e a bhi mar sin; agus mar b'e sin a thoil-sa, cha b'urrainn a chùis a bhi gu bràth mar a tha e: an ti a thug dhuitsa (no, thug an coingheal dhuit) do charaid, is esan a thug air falbh e. O cia tosdach 's bu chòir dha a bhi smuaineachadh air so t' fhagail! Ma 's e 's gu 'n toir do mhaighstir, a cheadaich dhuit fuireach ioma bliadhna 'na thigh, bairnigeadh dhuit mu dheireadh fhagail, ged nach innseadh e dhuit an t-aobhar, cha chathaich thu 'na aghaidh, 's cha'n abair thu gu'n d'rinn e eacoir ort: ni 's lugha mhor ma 's e 's gu'n innis e dhuit gu'm bi e chum goireas agus buannachd ni's mò dha, a ghabhail 'na làimh fein, na fhagail an suidheachadh ortsa ni's fhaide. Gun teagamh innsidh réusan dhuibh gu'm bu chòir dhuibh trusadh gu sàmhach agus fhagail. Is ann o bhur Maighstir mòr a tha (a reir a thoil-sa) 'ur beatha féin agus beatha 'ur cairdean agaibh, a thug bàirnigeadh dhuibh anis gu'm feum sibh dealachadh ri h-aon aca. Bha e ni bu mhò chum a ghloire (theagamh) a ghabhail 'na làimh féin leis a bhàis; agus an cuir sibhse na aghaidh anns a chùis so?

'Siad, a Chriosduidh, cha'n 'eil so freagarrach dhuitse air chor sam bith, ach gu ma feàrr leat a' ràdh le Iob,

i. 21, "Thug an Tighearn uaith, agus thug an Tighearn leis: beannuichte gu robh ainm an Tighearn." Sguir do bhi sealltuinn air créutair màrbh, tog suas do shùilean ri toil naomh agus ghlic an ard-uachdarain a dh'orduich an àmhghar so: thoir fainear co e agus co thu féin: seadh, lean a bhi beachd-smuaineachadh air sin gus an urrainn thu rădh tha mi làn toillichte le toil Dhé.

2 *Aobhar*. Beachd-smuainichibh gu cothromach air gné a cho'fhurtaichd a thugadh air falbh uaibh agus cuimhnichibh, 'n uair bha e agaibh, nach do sheas e ach a measg nan co'fhurtachdan chumant agus neo-inbheach.

Cha'n 'eil ann an clann agus anns gach cairdibh eile ach beannachdan cumanta, a tha Dia ag buileachadh gu neo-eadar-dhealaichte air a chairdibh agus air a naimhdibh, agus le'm mealtuinn no le'n call, cha'n aithne do neach air bith aon chuid gradh no fuath. Tha e air a' radh mu na h-aingidh, Salm xvii. 14. Gu bheil iad làn cloinne, seadh, agus mar an ceudna do chloinn a bhios beò nan deigh: oir, fagaidh iad am maoin d' an naoidheanaibh. Tha iad làn peacaidh, gidheadh làn cloinne, agus bithidh a chloinn sin beò, chum araon òighreachd agus peacaidh am parantan a mhealtuinn.

'S e a mhearrachd anns am bheil sinn a thaobh gné agus nàdur nan nithe a tha sin a' mealtuinn, a tha 'gar tilgeadh na leithid a thrioblaid 'n uair a chailleas sinn iad. Tha sinn a' saoilsinn gu bheil co'cheangal cho do-sheachanta eadar na créutairean so agus ar sonas, 's gu bheil sinn 'gar meas féin tur caillte 'n uair a dh'fhàgas iad sinn.

Ach 'se so ar mearrachd-ne; cha 'n 'eil a leithid sin a cho'cheangal do-sheachanta idir eatorra: feudaidh sinn a bhi sona as éugais nan nithe sin. Cha'n ann

an athair, no'm mathair, no'm mnaoi, no 'n leanabh, anns am bheil ar sonas agus ar 'n àrd-mhath a' co' sheasamh, tha nithe ni 's àirde, ni 's feàrr, agus ni 's ro mhairsinniche na iad sin againn, feudaidh iad so uile teireachdainn, agus gidheadh ar 'n anamanna bhi gu gleidhteach, tearuinte, seadh, agus feudaidh ar co'fhurtachd air an t-slighe, cho math agus aig a chrioch, a bhi tearuinte ni's leòir ged a bheirid iad sin air falbh. Tha nithe ni 's fearr na iad sin aig Dia chum a phobuill a cho'fhurtachadh, agus slatan ni 's miosa chum sibhse smachdachadh, na iad sin a thoirt air falbh: an do cheaduich Dia dha 'ur clann a bhi beò agus soirbheachadh, agus an d'thug e dhuibh fois agus socair ann 'ur pailliunaibh, gidheadh aig a cheart àm nan do leig e breitheanais spioradail air 'ur 'n anamanna, cia ni 's ro bhrònaiche a bhiodh 'ur cor na tha e.

Ach co fhad 'sa tha ar tròcairean is feàrr uile tearuinte, tha na nithe sin anns am bheil slàinte ag fantuinn, agus na nithe sin a mhàin anns nach 'eil ach diomhanas air an toirt air falbh, cha 'n 'eil cron air a dheanamh dhuibh, no mòr mhoille air a chur oirbh o bhi ruigheachd air an ni air am bheil sibh ag dearcadh, le bhi dh'easbhuidh nan nithe sin.

Mo thruaighe! cha b'e rùn Chriosd làn-toileachadh feòlmhor a cheannach air 'ur son-a chum nan sòlasa talmhaidh sin a mhealtuinn, ach 'ur saoradh o 'ur 'n uile aingidheachd; 'ur truaillidheachd a ghlanadh; 'ur nàdur a naomhachadh; 'ur cridheachan a' chur air diol o'n t-saoghal dhiamhain so, agus 'ur cor 'san àm a ta lathair a shuidheachadh agus òrduchadh, chum air duibh sibh féin fhaotuinn gun fhois gun socair 'an so, gur ann bu déine 'ur togair agus 'ur 'n iarrtas as deigh na fois sin a tha feitheamh

pobull Dé. Agus nach 'eil sibh ann an rathad cho freagarrach a nis chum ruigheachd air an ni so 'sa bha sibh roimhe? Nach 'eil sibh a' saoilsinn gu bheil e co coslachail gu'n cuirear sibh air diol o an t-saoghal leis na meadhonaibh sin a ta freasdail a' gabhail, 's ged chleachdadh e meadhonaibh ni bu shoirbheasaich agus ni bu ro thaitniche ; tha gach duine glic a' meas gur e an inbhe agus an staid sin is feàrr air a shon féin, is mo bheir air aghaidh agus a shoirbhicheas leis an rùn agus an àrd chrioch a tha 'na amharc.

Uime sin, measaibh gu bheil sibh cho math as eas-bhuidh nan nithe sin 'sa bha sibh leo, seadh, agus mòran ni's feàrr ; ged nach biodh iad ach nan cip-thuislidh agus nan leth-troman air 'ur 'n aignidhibh, gu cinnteach cha do chàill sibh ni sam bith, ma's e 's gu bheil na nithe anns am bheil 'ur sonas siorruidh a' co'sheasamh, fathast tearuinte. Chaidh an leithide sin a cho'fhurtachdan aicheadh do mhòran do chloinn ionmhuinn Dhé ; agus thugadh air falbh iad o mhòran eile dhiubh, agus gidheadh gun iad a bhi céum ni b'fhaide o Chriosd agus o neamh air a shon sin.

3. *Aobhar.* Cuimhnichibh an còmhnuidh, ge b'e sam bith cho obann agus cho beag dùil 'sa bha agaibh ri dealachadh ri 'ur cairdibh, gu'n theirig 'ur gabhail mu'n d'thugadh uaibh iad, agus mheal sibh iad na h-uile mòmaint do 'n ùine a rùnaich Dia am fagail agaibh.

Mu'n d' rugadh 'ur caraid nach maireann, air son am bheil sibhse a' caoidh, bha an t-àm a mhealadh sibh e agus a dhealaicheadh sibh ris air a shuidheachadh agus crioch air a chur roimhe anns na flaitheanas. le Dia, spiorad gach uile fheola : agus ged bha e an uaigneas oirbhse am feadh a bha 'ur caraid maille ruibh, gidheadh tha e nis na ni làn shoilleir, gu 'm

b'e so àm an dealachaidh roimh-òrduichte, agus nach robh doigh sam bith air beatha 'ur caraid a dheanamh ni b'fhaide no ni b' ghiorra, ach gu 'm feumadh e cuideachd a chumail ribhse, direach cho fada, agus an sin dealachadh ribh.

Tha a phuinc so air a làn dhearbhadh le ughdaras o'n sgriobtuir mar bhònn ; cia soilleir a ta e air a chur sios ann an Iob xiv. 5, 6. "Gu deimhin tha a laithean suidhichte, tha aireamh a mhios agadsa ; dh'òrduich thu a chriocha, agus cha d'theid e thairis orra." Bha àm ar beatha, cho math ri àite ar còmhnuidh, air an roimh-òrduchadh mu'n d' rugadh sinn.

Ni e còmhnadh mòr chum sìth agus stòladh a chuir oirbh, a bhi gu math air 'ur danighneachadh anns an fhirinn so ; gu'n robh an t-àm suidhichte air a làn choilionadh, 'n uair a dhealaich sibh féin agus 'ur caraid gràdhach ; oir cumaidh e air ais agus tiorcaidh e sinne o mhòran trioblaid a ta buailteach dha bhi 'g eiridh suas o bhur 'n ath-smuaineachadh.

O ! nan deach so a dheanamh no nan deach sud fhagail gun deanamh, mar bith gu 'n dh'fhailinn an ni sin agus gu 'n dhearmaideadh an ni ud, bhiodh m' fhear-posda, mo bhean-phosda, no mo leanabh gràdhachsa beò gus an là 'n diugh ! Cha bhiodh, cha bhiodh, bha àm an Tighearn air làn teachd, agus cho' aontaich agus chòmhluich gach ni ri cheile, chum comhairle a thoil-sa thoirt mu 'n cuairt, agus thugadh sin oirbhse bhi réidh rithe : ged robh an lighiche is eòlaich a th'anns an t-saoghal an sin, no ged chleachdadh iadsan a bh' ann doigh eile, 'sann mar a tha a chùis a nis, a bhiodh i, an deigh dhoibh na h-uile ni bha nan comas a dheanamh. A mhàin feumar a thoirt fainear, nach 'eil òrdugh Dhé an doigh sam bith a' gabhail leithsgeul faillingeadh no dearmad pheacach

sam bith a dheanamh le ar deoin air meadhonaibh a chleachdadh. Tha Dia a' riaghladh nan nithe sin chum a rùn féin a thoirt gu crioch, ach cha'n 'eil e toilichte leo air chor sam bith; gidheadh tha bhi beachdachadh air òrdugh Dhé na mhòr chobhair dhuinn ann an aghaidh gach dearmad, agus mearachd do-sheachanta agus neo-thoileach anns am feud sinne tuiteam, a thaobh a bhi cleachdadh mheadhona no an t-àm anns 'm bu chòir an cleachdadh; oir cha b'urrainn a chùis a bhi air doigh sam bith eile ach mar a tha i nis.

*Leithsgeul.* Ach tha mòran nithe air an cumail a mach an aghaidh na pùinc so, agus sin mar gu 'm b' ann le mòr bharantas o'n leithide sin a sgriobtuirean, Salm lv. 23. "Cha mhair daoine fuileachdach agus cealgach leth an laithean." Ecles. vii. 17. "C'ar son a dh'eugadh tu roimh t-àm?" Salm cii. 24. "Mo Dhia na tabhair air falbh mi ann am meadhon mo laithean." Isa. xxviii. agus Gnath. x. 27. "Cuiridh eagal an Tighearna ri laithibh duine; ach giorraichear bliadhnacha nan aingidh." Tha e air fheòrachadh ciod am mìneachadh cothromach is urrainn sinn a thoirt do na sgriobtuiribh sin, 'n uair a tha sinn fein a' cumail a mach gu bheil àm a bhàis air a suidheachadh gu neo-chaochlaideach.

*Freagradh.* Bithidh brìgh nan sgriobtuirean sin air am mìneachadh gu bhur làn taitneas, le bhi 'g eadardhealachadh a bhàis agus a chrioch a chuireadh roimhe.

*Air tùs,* Feumaidh sinn am bàs a roinn gu bàs nàdurach agus bàs ainneartach. Cha mhair an duine aingidh fuileachdach leth a laithean; is e sin leth cho fada 'sa dh'fheudadh e a bhi beò a réir cùrsa nàdur, agus neart agus fallaineachd a bhuadhan nàdurach: oir tha aingidheachd aon chuid ag bàthadh nàdur ann an anabarr do neo-mheasarrachd agus do shògh, no 'ga

fhàgail fosgailte do làimh cheartais, a ghearras as e o aingidheachd mu 'n co'lion e leth a laithean.

A rìs, Feumaidh sinn an t-àm no chrioch a chuireadh roimh na bhàs a ròinn, gu crioch choitchionn agus shònraichte.

'Si chrioch choitchionn a nis tri fichead 'sa deich, no ceithir fichead bliadhna. Salm xc. 10. "Tha laithean ar bliadhnachan nan tri fichead bliadhna agus a deich ; agus le tuilleadh neirt ma bhios ceithir fichead ann, is saothair agus doilgheas an spionnadh." Gus a chrioch ghoirid so tha beatha an duine gu cumanta air a laghdachadh o 'n dìle ; agus ged a tha beagan ann a tha dol thar an aois sin, gidheadh cha'n 'eil an riaghailt choitchionn air a cur air cùl leo sin.

'Si a chrioch shònraichte an cuibhrionn sin do dh' ùine a chomharraich Dia a reir comhairle a thoil féin do gach neach fa leith : agus is ann a mhàin an uair a ruigear a ceann a thuigear leinn i : is e so an t-àm a tha sinne a' cumail a mach a tha na àm suidhichte agus neo-chaochlaideach, agus an uair a thig an t-àm sin co'aontaichidh na h-uile nithe, chum toil Dhé a thoirt mu 'n cuairt le sinne ghearradh air falbh leis a bhàs. Ach do bhrigh 's gu'n dh'fhoillsicheadh a chrioch choitchionn, agus gu bheil a chrioch shònraichte so air a folach na h-uaigneas ann an uchd Dhé ; uime sin tha an duine ag cùnntadh a réir na ceud aireamh, agus feudar a' ràdh, 'n uair a bhàsaicheas e aig aois dheich-'ar-fhichead na dha-fhichead bliadhna, gu bheil e air a ghearradh air falbh ann am meadhon a laithean : oir tha e mar sin, 'nuair a dh'airmhear a reir a chùnntais choitchionn ; ged nach 'eil e air a ghearradh air falbh gu ceann a laithean ; 'n uair a dh'airmhear a reir a chrioch shonraichte.

Mar so, tha'n t-aingidh a' bàsachadh roimh àm,

is e sin, roimh an àm a dh'fheudadh e ruigheachd ann an rathad gnàthaichte; ach ni h-ann roimh an àm a dh'òrduich Dia. Agus is ann mar sin a tha chùis anns gach sgriobtuir eile a dh'fheudair a thoirt mar leithsgeul.

Cha 'n 'eil e idir iomchuidh ann am pùinc do'n nàdur so a dhol a leth-taobh gu cònnsachadh. Mo thruaighe! cha 'n 'eil tlachd air bith aig an neach bhochd a ta ri bròn, air a shàruchadh le doilgheas, anns an ni sin; cha 'n 'eil e freagarrach air a shon aig an àm so; agus, uime sin, leigidh mi dhiom an cònnsachadh an tràths', agus co'dhunadh mi an ceann so, le seòladh iriosal agus dùrachdach do 'n mhuinntir fo àmhghar: gu 'n toir iad gu glic fainear a chùis, gu 'n robh àm an Tighearn air làn teachd. Bha 'ur cairdean beò maille ribh na h-uile mòmaint a rùnaich Dia dhoibh, mu 'n robh iad agaibh.

O a phàrantan! guidheam oirbh, cuimhnichibh so: shuidhicheadh an t-àm a bhuanaicheadh 'ur leanabh anns a bhròinn leis an Tighearna; agus an uair a choi'lionadh an t-àm sin, nach robh sibhse toileach gu 'm biodh e air aisead as sin a dh'ionnsuidh an t-saoghail? Cha bu mhaith leis a mhathair theo-chridheach, ciod air bith cho mor 'sa bha gràdh dha, gu 'm fanadh e mòmaint ni b'fhaide anns a bhròin; agus nach 'eil an t-aobhar ceudna air gu'm bitheamaid toilichte 'nuair a tha àm òrduicht Dhé air teachd gu'm biodh e air a thoirt as an t-saoghal so leis a bhàs, ni, ann an coimeas ri beatha neimh, nach 'eil ach mar bheatha leinibh anns a bhroin, ann an coimeas r'a bheatha 'san t-saoghal fhosgailt.

Agus na abradh neach air bith, gu bheil bàs cloinne anabuich. Tha meadhona aig Dia chum iadsan abuchadh, a tha e rùnachadh a thoirt do neamh gu

moch, nach aithne dhuinne: a thaobh iomchuidheachd tha iad a' bàsachadh ann an làn aois, ged a tha iad air an gearradh air falbh ann am blàth an aimsir.

Esan a dh'òrduich amanna na bliadhna, dh'òrduich e amanna ar co'fhurtachd ann ar càirdibh. Agus mar nach urrainn na h-amanna sin a bhi air an atharrachadh, ni mò cha 'n urrainn iad so. Tha uile cheuman an fhreasdail air an stiùireadh le òrdugh neo-chaochlaideach, an ni a réir ar beachd-ne a tha tachairt a thaobh tuiteamas, gidheadh a réir òrdugh Dhé tha e tachairt air mhodh do-sheachanta. Uime sin, bithibh tosdach anns an ni so, oir feumaidh a chùis a bhi mar tha i.

4 *Aobhar*. An do bhuail Dia 'ur 'n aon ghràidh, agus an d'thug e air falbh uaibh miann 'ur sùl leis a bhuille so? Giulanaibh a bhuille so le foighidinn agus strìochdadh tosdach: oir ciod am fios a ta agaibh nach fheudadh 'ur trioblaid a bhi ni bu ro mhò bho 'ur cloinn a bhi air an caomhnadh beò, na tha i nis air son am bàis?

Thug féin-fhiosrachadh brònach air duine naomh a' ràdh, "Is fearr guil air son deichnear do chloinn mhàrbh, na air son aoin leanabh beò." Feudaidh leanabh beò a theachd gu bhi na ghnàth dhoilgheas, seadh, gu bhi na ghnàth bhàsachadh do chridhe a phàrant. Ciod am focal muladach sin a thubhairt Daibhidh ri Abisai, 2 Sam. xvi. 11, "Feuch (ars' esan) mo mhac, a thainig a mach a m'innibh, ag iarraidh m'anma." Tha cuimhne agam gu bheil Seneca, na litir cho'fhurtachaidh gu 'charaid Marullus, a' toirt a steach a charaid 'mar so ag antromachadh bàs a leinibh.

"O (arsa Marullus) nan robh mo leanabh beò maille rium, ciod an stuamachd, an suidheachadh inntinn,

agus am mòr ghliocas gus am feudadh mo theagasgs' a dhealbh agus a chumadh?" "Ach," arsa Seneca, (ni roimh am mò bu chòir eagal a' ghabhal) "Dh'fheudadh gu 'm biodh e mar tha mòran eile; oir seall (arsa esan) ciod a chloinn a tha eadhon a' teachd a mach as na teaghlaichean is fiùthaile: dream le bhi cur an cleachdadh araon an ana-mianna féin agus ana-mianna mhuinntir eile, nach 'eil là dhe 'm beatha as éugais comharadh follaiseach eigin do dh'aingidheachd a bhi ri fhaicinn orra?"

Tha fhios agam gur gànn a cheadaicheas 'ur tiom-ghràdh do 'ur cloinn, dhuibh an leithide sin a smuaintean anamhurasach a bhi agaibh mu 'n timchioll; tha iad an tràthsa nan companaich thaitneach, ghràdhach, agus neo-chiontach; agus cha 'n 'eil sibh a' cur an teagamh, le sibh féin curam a ghabhail do 'n ionnsachadh, agus a bhi 'g urnuigh air an son, nach fheud iad a theachd gu bhi nan aoibhneas d' ur cridhibh.

Gu 'n teagamh, 'n uair a bha Esau na leanabh, gheall e uiread a shòlas d'a phàrantaibh ri Iacob, agus cha 'n 'eil mi 'n amharus nach d' rinn Isaac agus Rebeca (a phaidhir ghràsmhor sin), co liugha urnuigh air a shon, agus co liugha comhairle naomh a thoirt dha, 's a thug iad d' a bhràthair; ach 'n uair a dh'fhàs an leanabh ann am bliadhnachaibh, an sin thainig e gu bhi na àmhghar ghoirt d'a phàrantaibh; oir tha e air a' ràdh, Gin. xxvi. 34. "N uair a bha Esau dà fhichead bliadhna dh'aois, gu'n ghabh e mar mhnaoi Iudit, nighean Bheeri an Hitich, agus Basemat, nighean Eloin an Hitich, agus bha iad sin 'nam bris-eadh-cridhe do Isaac agus do Rebecah." Tha 'm focal, anns a cheud chainnt, a' teachd o fhreumh a ta ciallachadh searbhas: bha an leanabh so na shearbhas do inntinn a phàranta, le 'cheannairc nan aghaidh, agus le bhi cur an comhairlibh an neo-shùim.

Agus cha 'n urrainn mi chuir an teagamh, nach do theagaisg Abraham a theaghlaich cho géur-theann ri h-aon agaibhse, agus cha d'fhuair duine riamh cliù ni b'àirde o Dhia air a shon sin, Gin. xviii. 19. "Oir is aithne dhomh e, gu 'n d'thoir e àithne d'a chloinn, agus d'a theaghlaich 'na dheigh, agus gleidhidh iadsan slighe an Tighearna." Ni mò cha 'n urrainn mi shaoilsinn, nach d' rinn e co liugha urnuigh dhùrachd-ach air son a chloinne, agus gu h-àraidh air son Ismaeil, 'sa rinn a h-aon agaibhse ; tha sinn a' faotuinn a h-aon, agus sin a h-aon gle dhrùighteach dhiubh air a' cur air chuimhne, Gin. xvii. 18. "O gu maireadh Ismael beò a' t'fhianais!" Agus gidheadh tha fhios agaibh gu'n dhearbh e bhi na mhac nach d'thug ni bu mhò shòlas dha, na thug Esau do Isaac agus do Rebecah.

O! cia ni 's ro chumanta tha e do phàrantaibh droch-bheart agus aingidheachd an cloinne fhaicinn, na an deagh-bheusan agus an subhailcean ? Agus air son aoin phàrant a tha beò gu gàirdeachas a dheanamh ann a bhi faicinn gràs Dhé ag dealradh a mach ann am beatha a leinibh, tha fichead eile, seadh ma dh'fhaoidte ceud, beò gu bhi faicinn oibreachadh na truaillidheachd annta, chum an doilgheas agus an cràdh.

Cha robh Nicocles beò (arsa Plutarch) gus a bhuaidh mhòr a fhuair Themistocles a mhac fhaicinn ; na Miltiades, gus a chath a choisinn a mhac Simon fhaicinn ; na Santippus, gu mhac Pericles a' chluintinn a' searmoineachadh. Cha chuala Ariston riamh teagasg agus deasboireachd a mhic Plato. Ach tha daoine (arsa esan) mar is tric beō, gu 'n cloinn fhaicinn a' toirt truaighe orra féin le cluich, le rùidhteireachd, le òl, agus le striopachas; tha lionmhorachd beò gu 'n leithid sin a nithe fhaicinn chum an doilghios. Agus ma's anam gràsmhor thusa, O ciod mar chràdhadh e do

chridhe! a bhi faicinn (mar thuirt Daibhidh mu thimchioll a mhic Absalom) iadsan a thainig a mach a t'innibh, a' peacachadh an aghaidh Dhé, an Dia sin 'gam bheil do ghràdhsa cho mòr, agus gur e onoir is ro ionmhuinne leatsa na do bheatha féin.

Ach ceadaich iad a dhearbhadh nan clann shiobhalt agus thaitneach, gidheadh nach fheudadh tu a bhi beò chum ni 's mò thruaighe fhaicinn a' teachd orra, na b' urrainn thu seasamh ris? O smuainich ciod an sealladh brònach agus cràiteach a bh' ann an so do Shedeciah, Ier. lii. 10. "Thug righ Bhabiloin leis cloinn Shedeciah, agus mharbh e iad fa chomhair a shùl." An sealladh oillteil!

5 *Aobhar.* Ciod an fhios a th' agaibhse, nach ann a thug Dia air falbh iad o'n olc a ta ri teachd, leis a bhuille so tha sibhse caoidh cho mòr.

'S e rathad gnàthaichte Dhé, 'n uair a tha àmhghara chomharraichte eigin gu teachd air an t-saoghal, cuid do mhuinntir ànmhuinn agus lag fholach as an rathad leis a bhàs, Isa. lvii. 1, 2. Tha e fàgail cuid, agus a' toirt air falbh cuid eile; ach tha e toirt an aire gu 'm bi iad uile tearuinte. Tha e 'g ullachadh uaigh do Metuselah roimh an dìle. Tha 'n uaigh na h-ionad follaich do chuid, agus tha Dia a' faicinn gur feàrr air an son a bhi fo 'n talamh, na os ceann na talmhainn, nan leithid sin a dhroch laithean. Ceart mar a ni athar teò-chridheach agus cùramach, aig am bheil mac a muigh aig sgoile, air dha a chluinntinn gu bheil a phlàigh air briseadh a mach anns an àite, no faisg air an àite 's am bheil e, air bàll cuiridh e 'each gu mhac a thoirt dhachaidh, mu 'm bi an cunnart agus an t-aobhar eagail ni 's mò: 's e am bàs each glas ar 'n athair-ne, a chuireas e chum a chloinn mhaoth a thoirt dhachaidh, agus a ghiulan a mach o rathad gach cunnart.

Gu cinnteach, 'n uair a tha àmhgharan a' tarruing dlù air rioghachd, tha e mòran ni 's fearr air son ar càirdean a bhi 'san uaigh ann an sìth, na air am fagail fosgailte do gach truaighe agus teanndachd a th'anns an t-saoghal so, ni a tha air a chiallachadh le Ieremiah, xxii. 10. "Na guilibh air son a' mhairbh, ni mò ni sibh caoidh air a shon: guilibh gu goirt air a shon-san a dh'imich air falbh; oir cha phill e ni 's mò, agus cha 'n fhaic e tùille tìr a dhùchais."

Agus nach 'eil fuaim uabhasach trioblaid a nis ann ar cluasaibh-ne? Nach 'eil na neoil a fàs dubh? Gu cinnteach tha gach ni mu 'n cuairt duinne coslach ri bhi 'gan uidheamachadh agus 'gan ullachadh féin air son àmhghair. Feudaidh gu bheil an là am fagus, anns an abair sibh, "Is beannuichte na bronna nach do ghiùlan clann, agus na cìocha nach d'thug bainne."

B' ann an trà chuireadh dearbhadh air creidimh agus foighidinn nan naoimh, a chuala Eoin guth o fhlaitheanas, ag ràdh ris, "Sgriobh, Is beannuichte na màirbh a gheibh bàs 'san Tighearn, a so a mach.",

Tha do charaid ann an rathad deadh-ghean air fhuasgladh leis a bhàs, am feadh a ta thu féin air t' fhàgail gu bhi fulang gleachd-mòr-àmhghara. Agus a nis, ma 's e 's gu'n d'thig trioblaidean, 's ann is ro lugha bhios do chùram agus t'eagal, agus is ann is socraiche bhios do bhàs féin dhuit, 'n uair a tha na h-uiread dhiot am flaitheanas a cheana. Anns a chùis so, tha 'n Tighearna, le 'fhreasdal tròcaireach, ag ullachadh araon air son an tearuinteachd-sa, agus do thuras féin a dheanamh ni 's fhasa d' an ionnsuidh-san.

Ann an toirt air falbh do chàirdean roimh-laimh, tha e mar gu'n abradh e riutsa, mar a thuirt e ri Peadar, Eoin xiii. 7. "An ni so ta mi deanamh cha 'n aithne dhiuts' a nis; ach bithidh fios agad air an deigh

so." Chì sùil an Fhreasdail fada thar na chi do shùilse: a réir na h-uile coslas, bhiodh e na dheuchainn ni bu chruaidhe dhuit am fàgail as do dheigh, na an leantuinn.

Feumaidh craobh a th' air freumhachadh domhain anns an talamh, iomadh buille chum a leagadh; ach 'n uair a tha a' freumhan air am fuasgladh roimh làimh, ni buille gle shocrach a cuir sios ris an làir.

6 *Aobhar*. Feumaidh e bhith gu 'n d'thig àm dealachaidh; agus c arson nach 'eil an t'àm so cho math ri àm eile?

B'aithne dhuibh roimh l imh, gu 'n robh 'ur leanabh no 'ur caraid bàsmhor, agus gu 'm feumadh an snaithean a tha 'gar ceangal ri cheile a bhi air a ghearradh. Nam b'e 's gu 'm feòraicheadh neach air bith dhibh (arsa Basil) 'n uair a rugadh 'ur leanabh, Ciod an urradh rugadh dhuibh an sud? ciod am freagradh a bheireadh sibh? nach abradh sibh, tha duine? Agus ma's duine a ta ann, is créutair bàsmhor e a theid as an t-sealladh. Agus c'arson ma ta tha iongantas cho mor oirbh air son ni bàsmhor fhaicinn màrbh?

" An neach (arsa Seneca) a tha gearan gu bheil a h-aon màrbh, tha e gearan gar duine bh'ann. Tha na h-uile dhaoine fo 'n aon staid, oir cha 'n 'eil créutair beo, nach fheum bàs fhaotuinn. " A ta e air orduchadh do dhaoinibh bàs fhaotuinn aon uair," Eabh. ix. 27. Is reachd sin a rinneadh air neamh.

Math dh'fhaoidte gu bheil sibhse saoilsinn gur e so an t'am dealachaidh is miosa b'urrainn a bhith: ar leibh nan do mheal sibh e ni b'fhaide, gur ann a b'fhusa dhuibh dealachadh ris; ach tha sibh air 'ur mealladh an sin? Oir is ann mar a b'fhaide a mhealadh sibh e, bu doimhne a fhreumhaicheadh e ann 'ur 'n aignidhibh, agus bu ro mhi-thoilicht' a bhiodh sibh air fhagail.

Nam b'e gu 'n d'thug Dia dhuibhse a leithid a shochair 'sa chaidh aon uair a dheonachadh do Ard Chomhairle Bhreatuinn, nach biodh an t'aonadh a bha eadar sibh féin agus 'ur caraid air a sgaoileadh gus am biodh sibh féin deonach; c'uin a tha sibh a smuaineachadh a tharladh sin?

Is math dhuinne, agus do na bhuineas dhuinn, gur ann an làimh Dhé a tha ar 'n aimsir, agus ni h-ann ann ar làimh féin. Agus ge b'e sam bith co anabuich 'sa mheas sibh ar caraid, 'n uair a ghearradh sios e, gidheadh "thainig e ann an làn aois chum na h-uaighe, mar a chuirear suas cruach arbhair na h-àm," Iob v. 26. An dream a th' ann an Criosd, agus anns a chumhnant, cha 'n fhaigh iad bàs gu bràth ann an an-àm. "Ge b'e uair a gheibh iad bàs," arsa neach àraidh air a bhònn teagaisg so, "Tha iad a' bàsachadh ann an deagh shean aois, seadh, ged a bhàsaicheadh iad ann an toiseach agus am blàth an òige, tha iad a' bàsachadh ann an deagh shean aois, is e sin, tha iad abuich air son a bhàis ge b'e uair a gheibh iad e. Ge b'e uair a gheibh a h-aon do phobull Dé bàs, is àm fogharaidh sin dhasan; ged bhiodh e a thaobh a chomais nàdurach air a ghearradh sios am feadh a tha e anabuich, agus air a bhuain fo dhuilleag no fo bhlàth, gidheadh a thaobh a chomais spioradail cha 'n 'eil e gu bràth a' faotuinn a bhàis gus am bheil e làn abuich: is urrainn Dia an dream is leis féin a-buchadh gu h-ealamh, is urrainn e a leithid a dhealradh agus a dhearrsadh blàth do 'Spiorad a leigeadh a mach orra, 'sa dh'abuicheas siol nan gràs gu h-obann, chum 's gu 'm bi e ullamh air son glòire." Gun teagamh b'e sin an t-àm a b' iomchuidh agus bu fhreagarraich air an son-san anns am b' urrainn iad bàs fhaotuinn gu bràth, agus a chionn gu bheil e na

àm iomchuidh air an son-san, tha e mar sin air 'ur son-san mar an ceudna.

Nan robh 'ur leanabh beò ni b'fhaide, dh'fheudadh gu 'n tarruingeadh e 'ur chridhe as a dheigh ni bu mhò, agus mar sin an dealachadh a bhi ni bu chruaidhe; air neo 'ur sàrachadh agus 'ur buaireadh ni bu mhò le bhi faicinn truaillidheachd a nàdur; agus ciod an antromachadh goirt air 'ur doilgheas a bhiodh ann an sin?

Gu cinnteach, 's e Tighearna na h-aimsir breitheamh is feàrr air an aimsir; agus cha 'n 'eil sinne taisbeanadh ar 'n amaideachd agus ar dànadas ann an ni sam bith ni 's mò, na bhi gu ladurna a' suidheachadh aon chuid aismir air co'fhurtachaidh, no ar trioblaidean. A thaobh ar co'fhurtachdan, cha 'n 'eil sinn a' saoilsinn gur urrainn iad a thighinn gu bràth tuille 's luath, b'àill leinn am faotuinn air an uair, co dhiubh a tha 'n t-àm freagarrach no nach 'eile, mar ann an Air. xii. 13. "Leighis i nis, O Dhe." O biodh e dèanta gu h-ealamh, tha sinn ann an cabhaig air son ar co'fhurtachda: Agus a thaobh ar 'n àmhghairean, cha 'n 'eil sinn a' smuaineachadh gu 'n d'thig iad gu bràth anmoch gu leòir; cha 'n àill leinn iad a theachd aig an àm so, a Thighearna, is fearr leinn iad a thighinn aig àm air bith eile na an trathsa. Ach 's feàrr a bhi fagail àm an dara h-aon cho math ri àm an aon eile dhasan, aig am bheil uile oibribh maiseach 'nan tràthaibh, agus nach dean gu bràth ni sam bith ann an àm mi-iomchuidh.

7. *Aobhar.* Gairmibh gu 'ur cuimhne ann an là so na trioblaid, an cumhnant a rinn sibh ri Dia, agus an ni a gheall sibh dha gu sòleimte anns an là a ghabh sibh e mar 'ur Dia.

Bithidh e gle iomchuidh agus feumail air do shonsa,

a Chriosduidh, a bhi smuaineachadh an tràthsa air na nithibh so, agus air staid t'inntinn anns na laithdibh sin, 'n uair a bha sac ni bu truime do bhròn a' sàrachadh do chridhe, na tha thu nis a' faireachadh.

Ann do theanndachdaibh spioradail, 'n uair tha eallach a pheacaidh a' luidh tròm ort, mallachd an lagha, eagal ifrinn, uamhas a bhàis agus na siorruidheachd ga d' chuairteachadh air gach taobh, agus ga d' dhùnadh a mach o Chriosd, an t-aon dorus dòchais; Ah! nach measadh tu e na dheadh naigheachd, a bhi air do thiorcadh o'n chunnart sin, ged a chailleadh tu t'uile cho'fhurtachdan tàlmhaidh?

Nach b'e so do ghlaoidh anns na lathaibh sin, "A Thighearna, thoir dhomh Criosd, agus aicheadh dhomh ni sam bith eile 's àill leat? Math mo pheacaidh, saor m'anam; agus a chum gu 'n ruig mi orra sin araon, dlù-cheangail mi ri Criosd, agus cha 'n fhosgail mi mo bheul ann an talach gu bràth. Dean riumsa na's àill leat; bitheam gun chàirdean, bitheam gun chloinn, bitheam bochd, bitheam ni sam bith, a roghainn air m'anam a bhi gun Chriosd, gun ghràs, agus gun dòchas."

'N uair a dh'eisd an Tighearna ri do ghlaodh, agus a nochd e tròcair dhuit, 'n uair a tharruing e thu air falbh o'n t-saoghal chum do chlosaid, agus a bhuin e riut an sin ann an uaigneas, 'n uair a bha e toirt do chridhe gu bhi réidh ri tèirmibh a chumhnaint, agus a rinn e thu deonach air gabhail ri Criosd air a theirmibh féin. O! ma ta cia cho toileach 'sa striochd thu d'a chuinge, mar ni a mheasadh leatsa cothromach agus furasd aig an àm sin?

Gairm gu do chuimhne 'sna laithibh sin, na h-ionadan uaigneach anns an d'rinn Criosd agus thu féin an còrdadh. Nach do chagaireadh leatsa na briathra

so, no briathra coslach riu so, na chluasaibh-sa, le suilibh déurach, agus le cridhe air leaghadh sios?

"A Thighearn Iosa, tha mise an so am pheacach bochd ciontach, gu tròm air mo luchdachadh le peacadh; tha eagal agus trioblaid air an dara làimh, agus Dia firinneach, lagh ghéur-theann, agus losgadh siorruidh air an làimh eile; ach gu ma beannuichte gu'n robh Dia, O gu mo beannuichte gu'n robh Dia air son Iosa an t-Eadar-mheadhonair, a tha deanamh eadar-ghuidhe eadar mise agus esan, Is tusa an t-aon dorus dòchais tre am feud mise dhol as, 'se t-fhuil-sa an t-aon mheadhon tre am faigh mi slainte agus maitheanas. Thubhairt thusa, 'Thigibh a m' ionnsuidhse, sibhse uile a ta ri saothair, agus fo thròm uallaich.' Gheall thu, an ti a thig a t'ionnsuidh, nach tilg thu air chor sam bith a mach e.

"Iosa bheannuichte, leis na misneachdaibh so tha do chréutair bochd a tighinn dha t-ionnsuidh. Tha mise tighinn, ach O 'sann le iomadh iomcheist, le iomadh teagamh agus eagal ciod gus an tig a chùis; gidheadh tha mi toileach a thighinn agus cùmhnant a dheanamh riutsa air an là 'n diugh.

"Tha mi 'ga d' gabhail air an là 'n diugh mar mo Thighearna, agus a' striochdadh gu treibhdhireach 'ga d' uile riaghladh-sa: dean riumsa agus ris na bhuineas dhomh na's àill leat: bitheam bochd no beartach, bitheam ni sam bith, no na bitheam ni sam bith a th' anns an t-saoghal-so. Tha mi toilichte a bhi ni sam bith is àill leatsa. Agus mar an ceudna tha mis 'gam' thoirt fein suas dhuitse mar do chuid féin air an là an diugh: Na h-uile ni a tha mi, agus na h-uile ni bhuineas dhomh, is leatsa iad; is leatsa mi chum do sheirbhis, agus is leatsa mi chum mo riaghladh mar is àill leat. Uaithe so a mach is tu

m' àrd Thighearna, m' àrd mhath, agus mo chrioch dheireannach."

A nis, a Chriosduidh, coi'lion na gheall thu gu sòleimte do Chriosd; tha mi 'g ràdh gu'n d' rinn esan an ni a chunnaic e féin iomchuidh ri do charaid gràdhach-sa; agus leis a so tha e cur dearbhadh air do threibhdhireas anns a chumhnant a rinn thu ris; a nis c'àite am bheil an riarachadh agus an toileachadh a gheall thu ghabhail 'na uile riaghladh! C'àite am bheil an umhlachd sin g'a thoil a gheall thusa a' d' chùmhnant! An d'fhag thu a mach an àmhghar so a thainig ort? An d' innis thu dha, a Thighearna, bithidh mi toilichte thu ni ar bith a tha agam a ghabhail, 'n uair is àill leat, ach a mhàin am fear-pòsda so, a bhean-phòsda so, no 'n leanabh gràdhach so; d'fhàg mi iad so a mach as a cho'cheangal; cha 'n fhuiling mi gu 'n d'thoir thu uam an co'fhurtachadh so gu bràth? Ma's e 's gun d' rinn thu sin dhearbh thu nach robh annad féin ach cealgair. Nan robh thusa treibhdhireach a' d' chumhnant, ceart mar nach d'fhàg Criosd ni sam bith a mach air a thaobhsan, ni mò bu chòir dhuitse air do thaobh féin.

Uime sin, 's ann gu h-iomlan as éugais ni sam bith fhàgail a mach a thug thus' thu féin suas dha; agus a nis an d'thig thu as d' fhocal, mar neach a bheireadh gealladh, agus a ghabhadh aithreachas as an nì a gheall e? No aig a chuid is lugha, mar neach a dhi-chuimhnich na nithe sòleimte sin ann an là do theanndachd? C'àite an d'fhàiling Criosd ann an aon lide do na gheall e dhuit? Cuir an neo-fhireantachd is lugha as a leith ma 's urrainn thu; bha e firinneach anns gach lide da thaobh-sa. O bi thusa mar sin da d' thaobh féin, tha dearbhadh air a chur ort air an là 'n diugh, cuimhnich na gheall thu dha.

8 *Aobhar.* Ach mar cuir do chùmhnant ri Dia tosd ort, gidheadh ar leam gu 'm bu chòir do chùmhnant Dhé riuts' a dheanamh.

Am bheil do theaghlaich, a bha o chionn ghoirid a' soirbheachadh gu toilinntinneach, 's na phàilliun siothchail, a nis air a bristeadh sios agus air a sgapadh? Am bheil do shliochd, o'n robh thu 'g earbsa agus an dochas mòr shòlas fhaotuinn dhuit féin ann do shean aois, air an gearradh air falbh? Air chor 's gu bheil e ro choslach nach bi aon chuid ainm no cuimhneachan air fhagail dhuit air an talamh.

Am bheil thu a' d' shuidhe a' d' aonar, ri bròn, a' smuaineachadh ciod gus an d' thainig do dhòchas agus do shòlasan a nis? Am bheil thu a' leughadh nam briathran so le Iob, caib. xxix. 1—5, agus 'gam mineachadh le mòran dheoraibh? "Och nach robh mi mar anns na miosaibh a chaidh tharum, mar anns na laithibh air an do choimheadh Dia mi! 'N uair a thug e air a lochran dealrachadh air mo cheann, agus le a sholus a ghluais mi 'san dorchadas! Mar a bha mi ann an laithibh m'òige, 'n uair a bha rùn-diomhair Dhé air mo phailliun; an uair a bha 'n t-Uile-chumhachdach fathast maille rium, agus m' òganaich mu m' thimchioll." Gidheadh thugadh an cùmhnant a rinn Dia riut, co'fhurtachadh dhuit ann do chor aonaranach so.

Tha fhios agaibh ciod na trioblaidean thròm theaghlaich ris na chòmhluich Daibhidh naomh, aon an deigh aon, cha 'n ann a mhàin o bhàs a chuid cloinne, ach o'm beatha aindiadhaidh, ni na bu ro chruaidhe. Bha collaidheachd, mort, agus ceannairc 'na theaghlaich; deuchainn ni bu ro chràitiche na b' urrainn am bàs nan naoidheanachd a bhi; agus tha sibh a' faicinn cia sòlasach a tha e tarruing cobhar dha

féin o chùmhnant nan gràs, 2 Sam. xxiii. 5, "Ge nach 'eil mo thigh mar sin aig Dia, gidheadh rinn e coimhcheangal siorruidh riumsa, air a shuidheachadh anns gach ni, agus a choimhidear: oir is e so mo shlàinte uile, agus mo mhiann uile, ge nach 'eil e toirt air fàs."

Tha fhios agam gu bheil an scriobtuir so gu sònruichte a' ciallachadh Chriosd, a bha gu teachd a mach o theaghlaich Dhaibhidh, a reir a chùmhnaint a rinn Dia ris as leth sin. Agus gidheadh cha 'n 'eil mi cuir an teagamh nach 'eil ni eigin eile na amharc, mu thimchioll àmhghara agus trioblaidean a theaghlaich féin; nithe thar an d'thug cùmhnanta Dhé ris làn shòlas dhasan.

Agus mar a thug e co'fhurtachadh dhasan, ged nach do mheudaich a thigh, agus ged nach robh iadsan a dh'fhàgadh cho math 's bu mhath leis-san iad a bhi; mar sin feudaidh e làn shòlas a thoirt dhuibhse mar an ceudna, aig am bheil còir anns a chùmhnant, ge b'e trioblaid no bàs a thig air 'ur teaghlaichibh.

*'S a cheud àite,* Oir ma's e 's gur sibhse pobull co'cheangail Dhé, ged a dh'fheudas e 'ur cuir fo àmhghar, gidheadh cha dì-chuimhnich e sibh gu bràth, Salm cxi. 5, "Cuimhnichidh e gu bràth a choimhcheangal." Tha sibh cho dlùth d'a chridhe ann 'ur 'n àmhgharaibh is dubhaiche, 'sa tha sibh an uair is mò 'ur cinneas agus 'ur soirbheachadh.

Tha sibh 'ga fhaotuinn na ni cruaidh oirbh 'ur leanabh a dhi-chuimhneachadh, ged tha e nis air tionndadh gu tòrr do thruaillidheachd, agus do lobhadh gràineil: O cia mar tha e ann 'ur 'n inntinn a là agus a dh'oidhche! cha 'n 'eil 'ur smuaintean a' gabhail sgios do 'n phùine sin: gu cinnteach tha e ni 's ro fhusa dhuibhse 'ur leanabh a dhi-chuimhneachadh am

feadh a tha e beò agus is ro thaitniche e, ni 's ro fhusa 'n uair a ta e màrbh agus is neo-ionmhuinn e, na tha e do 'ur Dia sibhse dhi'chuimhneachadh, Isa. xlix. 15, "An di-chuimhnich màthair a leanabh cìche, gun iochd a dheanamh air mac a cuim? Feudaidh eadhon iadsan di-chuimhneachadh, ach cha di-chuimhnich mis' thusa."

An urrainn mathair theò-chridheach a leanabh cìche a dhi-chuimhneachadh; a leanabh féin, agus ni h-e a leanabh altruim: a leanabh fèin, am feadh a ta e air a chioch, agus a ta e tarruing gràdh o chridhe a mhàthair maraon ris a bhainne bho a broilleach; am faod a leithid so a ni a bhi ann an nàdur? Math dh'fhaoidte gu 'm faod; oir tha gràdh a chréutair iomlaideach agus neo-sheasmhach: ach cha dichuimhnich mis' thus'; is cùmhnant siorruidh e.

*'S an dara àite,* Mar nach di-chuimhnich e sibh gu bràth ann 'ur trioblaidibh, mar sin òrduichidh e 'ur 'n uile thrioblaidean chum 'ur math: is cumhnant e a th' air a dheadh òrduchadh, no cùmhnant a th' air a shuidheachadh gu h-òrdail. Air chor 's gu'n oibrich na h-uile nithe maille ri cheile chum 'ur math.

Tha an cùmhnant mar so ag òrduchadh 'ur 'n uile dheuchainnean, a' suidheachadh agus a' riaghladh 'ur caochlaidh trioblaidean, air dhoigh 's gu bheil am buaidh co'cheangaillt aig aonadh agus a' co-oibreachadh gu taitneach nan àite agus nan òrdugh chum 'ur deanamhsa sonadh.

Theagamh nach leir dhuibh cionnas is urrainn an trioblaid a ta lathair a bhi chum 'ur math, tha sibh ullamh gu ràdh, maille ri Iacob, Gen. xlii. 36, "Ioseph cha mhaireann, agus Simeon cha mhaireann, agus Beniamin bheir sibh air falbh: m' aghaidh-sa tha na nithe sin uile." Ach nam b'urrainn sibh aon

uair fhaicinn cia cho taitneach agus òrdail 'sa tha na h-àmhghara so aig oibreachadh chum 'ur math siorruidh; fo bheannachd agus buaidh a chùmhnaint cha'n e mhàin gu'm biodh sibh tosdach, ach taingeil air son an ni sin a tha cho mòr 'g ar cuir fo àmhghar agus fo thrioblaid.

*'San treas àite*, Cha'n e a mhàin gu bheil an cùmhnant so air a dheadh shuidheachadh anns gach ni, ach tha e cinnteach: tha na tròcairean a tha air an gabhail a steach ann, air an gairm "tròcairean cinnteach Dhaibhidh," Isa. lv. 3. A nis cia taitneach, cia iomchuidh, an còmhnadh a tha bhi smuaineachadh air an ni so a' toirt do phobull Dhé fo slat na h-àmhghar! O chionn ghoirrid rinn sibhse sibh féin cinnteach do cho'fhurtachd fhaotuinn o'n chréutair sin a dhealach ribh. Theagamh gu'n dubhairt sibh mu 'ur leanabh a tha nis air a thoirt air falbh, mar a thubhairt Lamech mu mhac Noah, Gen. v. 29, "Bheir an ti so fein sòlas dhuinne thaobh ar n-oibre agus saoithreach ar làmh." A' ciallachadh nach e mhàin gu'n d' thugadh am mac so sòlas dhoibh ann an còmhnadh a dheanamh riu a thaobh oibre an làmh, ach gu'n sealbhaicheadh e toradh an saothair agus an dragh air a shon.

Theagamh gu'n robh an leithid sin a smuaintean agaibhse, agus gu 'n robh mòr dhùil agaibh ri sòlas fhaotuinn uaithe sin 'n ur seann aois; ach a nis tha sibh a' faicinn gu 'n robh sibh a' togail air a ghainneamh: agus c'àit am bitheadh sibh a nis, mar bitheadh bonn ni bu daingne agaibh chum togail air? Ach gu ma beannuichte gu 'n robh Dia, tha tròcairean a chumhnaint a nis diongmhalta agus cinnteach: cha chrion agus cha shearg Dia, Criosd, agus neamh, gu bràth, mar a ni na nithe sin.

Cha 'n urrainn a mhealtuinn is misle bha agaibh riamh o na chréutair, no tha agaibh anns an t-saoghal so, a' ràdh ribh an ni a tha 'ur Dia a' ràdh, "Cha 'n fhàg, agus cha treig mi am feasd thu." Feumaidh sibh dealachadh ri bhur fir-phosda gràdhach, ge b'e cho mòr 'sa tha bhur gaol dhoibh; feumaidh sibh slàn a' ghabhail le mnathaibh-pòsda 'ur 'n uchd, ge b'e an taitneas a tha aig 'ur cridhibh annta, agus co dlùth 'sa tha bhur 'n aignidhean air an ceangal ri cheile. Feumaidh sibh féin agus 'ur clann dealachadh, ged tha iad dhuibh mar 'ur 'n anma féin.

Ach ged theid iad sin as an t-sealladh, gu ma beannuichte gu 'n robh Dia, tha ni eigin eile ag fantuinn. "Ged is feur gach uile fheoil, agus òirdheirceas uile mar bhlàth na machrach, ged tha am feur a' seargadh, am blàth a' crionadh, 'n uair a shéideas gaoth an Tighearna air: gidheadh seasaidh focal ar Dé-ne gu siorruidh," Isa. xl. 6, 7, 8. Tha uiread a chuideachadh air a ghabhail a steach ann a bhi beachd-smuaineachadh air an ni so, 's nam b'e 's gu 'm b'urrainn 'ur creidimh socrachadh air, chum a chuir gu buil agus a cho'chuir, dh'fheudainn mo pheann a leigeadh sios aig a phùinc so, agus a' ràdh, tha 'n obair criochnaichte, cha 'n 'eil feum air tuilleadh.

9 *Aobhar.* Bu chòir do dhòchas na h-aiseirigh cosgadh a' chur gu h-eifeachdach air gach uile ana-measarrachd do bhròn annta-san a ta 'ga h-aideachadh.

Deanadh iadsan a mhàin bròn thar tomhas a tha ri bròn as eugais dòchais. Cha 'n 'eil an tuathanach ri bròn, 'n uair a tha e a' cur an t-sìl anns an talamh, do bhrìgh gu bheil e a' cur ann an dòchas; tha e 'ga chur anns an talamh, ann an dùil gu 'm faigh e a rìs e le 'thoradh. Seadh, 's ann mar sin a tha chùis an so, agus is ann direach mar sin a tha 'n t-Abstol 'ga

anmeachadh, 1 Tesal. iv. 13, 14, "Ach cha b' àill leam, a bhraithre, sibh a bhi aineolach thaobh na muinntir sin a tha 'nan codal, chum nach dean sibh bròn, eadhon mar dhaoine eile aig nach 'eil dòchas: Oir 'ma chreideas sinn gu 'n d'fhuair Iosa bàs, agus gu'n d'eirich e ris, amhuil sin mar an ceudna an dream a choidil ann an Iosa, bheir Dia maille ris."

Mar gu'n abradh e, na amhairceibh air na màirbh mar ghinealach chàillte: na smuainichibh gu'n sgrios agus gu'n chuir am bàs as dhoibh gu tur. O cha do chuir, cha'n eil iad màrbh ach a mhàin nan codal, agus ma's ann nan codal a tha iad, dùisgidh iad a rìs. Cha'n abhaist dhuibh a bhi glaodhaich agus a caoineadh air son 'ur clann agus 'ur cairdean 'n uair a gheibh sibh iad nan codal air an leapaichibh. Seadh, cha'n 'eil anns a bhàs ach codal ni's fhaide, as an duisg iad cho cinnteach 'sa dhuisg iad madainn riamh anns an t-saoghal so.

Is minic a ghabhmi iongantas ris an earrann òirdhearc sin le Seneca, "Cha'n 'eil mo smuaintean-sa mu na mhàirbh (arsa esan) mar tha smuaintean buidheann eile; tha barail chothromach agus thaitneach agamsa dhiubh; oir mheal mi iad mar neach a mheas gu'm feumainn dealachadh riu; agus tha mi dealachadh riu mar neach a tha meas gu bheil iad agam." Gun teagamh, 's ann mu'n mhealtuinn sin a bheireadh a bhi beachd-smuaineachadh le taitneas air an gniomharaibh subhailceach dha, a tha e labhairt, oir bha e baileach aineolach air teagasg muinghinneach agus sòlasach na h-aiseirigh. Nam b'e 's gu'm b'aithne dha an tairbhe tha sruthadh uaithe sin, ciod an doigh a shoileamaid air an labhradh e mu na màirbh agus mu staid nam màrbh: ach tha sibhse 'g aideachadh a bhi creidsinn sin, agus gidheadh tha sibh air 'ur leagadh

sios fo mhi-shuaimhneas. O na fulaingibh do Ana-creidimh barrachd a thoirt thar a Chreidimh-Chriosd-uidh. Na d' thugadh Pàganaich dùlan do na creid-mhich is mò, le bhi toirt barrachd orra ann an giulan tosdach agus suilbhear fo àmhgharaibh.

Guidheam ort, a leughadair, ma d' fhàg do charaid nach maireann bònn dòchais daingeann air bith agad gu'n bhàsaich e le còir ann an Criosd, agus anns a chùmhnant: gu'm beachd-smuainich thu air bàll air a chobhair ionmholta sin a tha teagasg na h-aiseirigh a' toirt.

*'Sa cheud àite,* Bithidh an corp ceudna bha na shealladh cho taitneach dhuitse, air aiseag a rìs; seadh, an t-aon a thaobh aireamh, cho math is an t-aon a thaobh gné agus seorsa air chor 's nach e a mhàin gu'm bi e an ni a bha e, ach an neach a bha e. Iob, xix. 27, &c. "Chi na sùileansa e, agus ni h-e neach eile." Bithidh an dearbh chorp sin a chuir thu a nis, no tha thu gu chuir a nis anns an uaigh, air ath-bheothachadh a rìs: gheibh thu t'fhear-pòsda, do bhean-phòsda, no do leanabh, no do charaid féin a ris: tha mi 'g ràdh, a cheart neach ceudna, agus ni h-e neach eile.

*'S an dara àite,* Agus a thuilleadh air sin, tha so na chuideachadh mòr, mar a chì thu a mhuinntir cheudna bha cho gràdhach leat; mar sin aithnichidh tu gur iad a mhuinntir sin a bhitheas ann a bha aon uair cho ionmhuinn leat ann an ceangal dàimh cho dlùth air an talamh.

Gu cinnteach, cha 'n aithnich sibh iad tuilleadh ann an dàimh feolmhor air bith; sgaoil am bàs an ceangal sin o cheile: ach aithnichidh sibh iad mar dhroing a bha aon uair nan cairdean dìleas dhuibh anns an t-saoghal so, agus is urrainn sibh an comharrachadh a

mach am measg an t-sluaigh mhòr sin, agus a' ràdh, b'e so m'athair, mo mhathair, m'fhear-phòsda, mo bhean-phosda, no mo leanabh. 'S e so an neach air son an robh mise gul agus ag urnuigh, a bha na mheadon ann am maith dhomhsa, no 'gan d'rinn Dia mise am mheadhon aig an àm sin chum slàinte anam dhasan.

Oir feudaidh sinn a cheadachadh anns an staid sin, gu bheil gach uile eòlas a tha toirt gu ceann 'sa deanamh iomlan, ciod air bith a mheudaicheas agus a dh'-àrdaicheas ar sonas agus ar taitneas mar a dh'fheumair aideachadh a ni so. Dh'fharraid a chairdean ri Luther a bheachd air a phùinc sin aig an suipeir, am feasgair mu'n chaochail e, fhreagair e mar so, "Ciod a thachair do Adhamh? Cha 'n fhac e Eubha riàmh, ach bha e na chodal tròm 'n uair a rinn Dia i; gidh-eadh, 'n uair a dhuisg e agus a chunnaic e i, cha d'-fharraid e co i, na co as a thainig i? Ach thubhairt e, "Gu'm b'i cnàimh do chnàmhaibh, agus feoil do fheoil-sa." A nis, cia mar a bha fhios aig air sin? Air dha bhi làn do 'n Spiorad Naomh, agus sgeudaichte le eolas Dhé, labhair e mar so." Air an dòigh cheudna bithidh sinn air air ar 'n ath-nuadhachadh le Criosd anns an ath-bheatha, agus aithnichidh sinn ar pàranta, ar mnathan agus ar clann.

Agus b'e so, am measg nithe eile, an ni leis an d' thug Augustine co'fhurtachd do 'n Bhàin-tighearn Italica an deigh bàis a fir-posda, ag innse dh'ì, "Gu'n aithnicheadh i e 's an t-saoghal ri teachd am measg nan naoimh air an glòrachadh." Seadh, agus thug ni 's mò na h-aon diubh so, tha mi ciallachadh an t-Abstol Pòl, co'fhurtachd dha féin, gu'm biodh na Tesalonianaich a dh'iompaich e gu Criosd "nan aoibhneas agus nan crùn-uaille dhasan am fianuis an Tighearna Iosa Criosd aig a theachd," 1 Tesal. ii. 19, 20. Ni a tha

ciallachadh gu'n aithnich e iad fa leth anns an là sin, ni a dh'fheumas tachairt iomadh ceud bliadhna an deigh do'n bhàs an dealachadh o aon a cheile. Co dhiubh a bhios an t-eòlas so againn le ar sùilibh glòr-aichte a bhi faicinn feart no buaidh shònraichte fa leth a' fantuinn air cuirp bheannuichte ar cairdean: No co dhiubh a bhios e le taisbeanadh neo-mheadhon-ach mar a dh'aithnich Adhamh a bhean; no mar a dh'aithnich Peadar, Seumas, agus Eoin, Maois agus Elias air a bheinn; mar a tha so duillich ri bhreith-neachadh, mar sin is diomhain dhuinne bhi 'gar cuir féin troimhe cheile mu thimchioll.

Is e beachd aon-sgeulach dhiadhairean fallain, agus cha'n 'eil e dh'easbhuidh taice o'n sgriobtuir agus o réusan, gu'n aithnichear iad mar sin anns na flaithean-as, agus an sin bithidh do bhròn air son an dealachaidh so, air a làn duaiseachadh le aoibhneas na coinneamh sin, Gu h-àraidh 'nuair bheirear fainear,

*'San treas àite.* Gu 'm bi iad ni's taitnichte, ni's ion-mhuinne, agus ni's ro òirdheirce aig ar 'n ath-choinn-eamh, na's urrainn sinn a chuir an céill, na bha iad riamh anns an t-saoghal so. Bha iad taitneach ann an so, ach cha robh iad gu leir ionmhuinn, agus ion-mhiann-aichte 's na h-uile dòigh; bha an anmhuinneachdan féin araon nàdurach agus modhannail 'gan leantuinn: ach tha iad cuiteas so uile anns na flaitheanas, agus cha chuir iad dragh orra gu bràth, cha'n 'eil laigse nàdurach air bith an crochadh mu'n cuairt do chuirp air an glòrachadh; na laigse pheacach sam bith air spioradaibh iomlan nam fìrean. O! ciod na créutair-ean gradhach a chi sibh annt' an tràth sin. "'Nuair a thogair an ni sin a chuirear a nis ann an eas-urram, ann an gloir," 1 Cor. xv. 43.

'*Sa cheathramh àite*, Agus a chum an t-iomlan a chrùnadh, meallaidh sibh iad gu siorruidh air neamh, agus cha dealaich sibh gu bràth tuilleadh. Cha'n urrainn clann na h-aiseirigh bàs fhaotuinn ni's mò, Lucas xx. 36. Cha phòg sibh am bilean aogaidh, agus an leth-cheannan fuara ni's mò: cha bhi eagal oirbh gu'n sgarar sibh o cheile gu bràth tuilleadh, ach bithidh sibh cuideachd maille ris an Tighearna gu siorruidh, 1 Tesal. iv. 14, " Mheas an t-Abstol an ni so na iocshlaint éifeachdach anns a chor so, 'n uair a dh'earalach e na Tesalonianaich " co'fhurtachd a thabhairt d'a cheile leis na briathraibh so."

10 *Aobhar*. Bu chòir do'n t-sonas chum am bheil na h-uile bhàsaicheas ann an Criosd air an gabhail a steach air bàll, làn cho'fhurtachd a thoirt do na Criosduidhibh a thaobh bàis na muinntir, aig an robh aon chuid beo-dhochas aig am bàs, no a dh'fhàg deagh bhunait do leithid sin a dhòchas as an deigh.

Tha cuid ann a ghiulain beo-dhochas maille riu do neamh, a b'urrainn dearbhadh a thoirt dhoibh féin agus do mhuinntir eile air an còir ann an Criosd agus anns a chùmhnant. Seadh, ged a gheibheadh iad bàs ann an tosdachd, gidheadh labhradh an caith-beatha air an son, agus cha'n 'eil mar ghiulan siad iad féin nam beatha a' fagail aobhar teagamh air bith, mu thimchioll am bàis; ged nach do ghiulain dream eile a fhuair bàs nan naoidheanachd no nan òige, a leithid sin a dhòchas dearbhta maille, riu, gidheadh dh'fhàg iad aobhar dòchais nan deigh.

A phàrantan, beachd-smuainichibh a nis air na h-aobhair dhochais so; bha sibh aig urnuigh air an son, bha sibh iomadh uair a' gleachd ris an Tighearna as an leth: rinn sibh greim air cumhnant Dhé air an sonsan, cho math is air 'ur son féin, agus thug sibh

suas iad do 'n Tighearna; agus cha do mhill iad aobhar 'ur dochais mu 'n timchioll le aon air bith do'n gniomharaibh féin, ach 's ann a dh'fheudas sibh co'-dhunadh a réir na h-uile coslais gu bheil iad maille ri Dia.

Ma tha chùis mar sin, ciod an t'aobhar mòr a tha agaibhse air a bhi sàmhach agus làn-toilichte leis na rinn Dia? An urrainn iad bhi ni's fearr na far am bheil iad? An robh ullachadh agus cairtealan ni b'fhearr agaibhse air an son anns an t-saoghal so, na th' aig an athair neamhaidh dhoibh os àirde?

Cha 'n 'eil pàranta Criosduidh anns an t-saoghal, nach deanadh gàirdeachas ann a bhi faicinn a leinibh a' toirt barrachd air féin, agus a' dol air thoiseach air ann an gràs, chum 's gu 'm biobh e ni b'urramaiche ann an comais agus ann an seirbhis na bha esan riamh; agus ciod an t-aobhar a dh'fheudair a thoirt c'arson nach deanamaid gàirdeachas cho mòr ann a bhi faicinn ar clànn a' dol air thoiseach oirnn ann an glòir cho math is ann an gràs? Tha iad air dol do neamh beagan bhliadhnachan romhaibh-se, agus am bheil sin na aobhar bròin? Nach abradh 'ur leanabh (mar bith gu bheil e aineolach oirbhse), mar a thuirt Criosd r'a chàirdibh beagan roimh a bhàs, 'n uair a chunnaic e iad fo dhi-misneach le bhi smuaineachadh dealachadh ris, Eoin xiv. 28, "Nam biodh gràdh agaibh dhomhsa, bhiodh aoibhneas oirbh, a chionn gu bheil mi dol chum an Athair?" Mar gu'n abradh e, am bheil sibh a' cur ni 's mò mheas air 'ur co'-fhurtachd so fhaicsinneach féin o mo lathaireachd chorporra-sa bhi maille ribh, na tha sibh a' cur air mo ghlòir agus m'àrdachadh-sa air neamh? An e so 'ur gràdh dhomhsa; no nach e féin-ghràdh a ta ann?

Amhuil a theireadh 'ur caraid nach maireann

ribhse, "Bha sibh aig aideachadh mòr ghradh a bhi agaibh dhomhsa, bha mo shonas-sa coslach ri bhi ro ionmhuinn leibhse: cionnas ma seadh a tha e tachairt gu bheil sibh ri bròn cho mòr a nis? Is e so toradh an fhaoin ghràidh fheolmhor, agus ni h-e a ghràidh spioradail agus réusontaich; nam b'e 's gu'n do ghr dhaich sibh mise le fior ghradh spioradal, dheanadh sibh gairdeachas gu'n deachaidh mi chum m'Athair. Tha e mòran ni 's fearr air mo shonsa bhi 'n so, na bhi maille ribhse air an talamh, fo pheacadh agus fo bhròin; na guilibh air mo shonsa, ach air 'ur son féin."

Mo thruaighe! ged tha sibhse a' caoidh a bhi dh'easbhuidh cuideachd 'ur caraid, cha 'n 'eil esan a caoidh a bhi dh'easbhuidh 'ur cuideachd-sa: b'e 'ur cùram-sa ullachadh air son an leinibh so, ach dh'ullaich Iosa Criosd mòran ni 's feàrr air a shon na b'urrainn sibhse a dheanamh; bha sibhse rùnachadh òighreachd a thoirt dha, ach rùnaich esan rioghachd a thoirt dha; bha sibhse a' smuaineachadh air a leithid so no air a leithid sud a chèile dha, ach thoirmeasg Criosd gach aon diubh sin, agus phòs e 'ur leanabh ris féin. Am b'àill leibh urram ni b'àirde air son toradh 'ur cuirp?

Chuir Righ na flaitheanais air son 'ur caraid, agus am bheil sibhse a' cur an aghaidh an turais? O smuainichibh, agus smuainichibh a rìs, ciod an ònoir a ta ann duibhse, gu 'n d'thug Criosd as 'ur 'n uchd iad, agus gu'n ghabh e na uchd féin iad: ruisg e iad do na faluingibh sin a dh'ullaich sibhse dhoibh, agus dh'éudaich e iad ann an trusganaibh geala, air an nigheadh ann am fuil an Uain. Na biodh bhur cridhe fo thrioblaid, ach deanaibh mòr ghàirdeachas, gu'n d'rinn Dia meadhonan dhibhse chum neamh a lionadh, agus òighre ghintinn air son rioghachd Dhé.

Tha bhur leanabh a nis a glòrachadh Dhé ann an doigh ni 's àirde na's urrainn duibhse ghlòrachadh, agus ciod ged a chàill sibh a lathaireachd chorporra ré seal? gidheadh tha mi an dùil nach meas sibh gur e bhur càll-sa an ni sin is mò tha chum glòir Dhé.

'N uair a chuala Iacob gu 'n robh a mhac Ioseph na uachdaran air tìr na h-Eiphit, 's ann a b'fheàrr leis e féin a bhi maille ri Ioseph, na Ioseph a bhi maille ris-san, ann an uireasbhuidhibh agus ann an teanndachdaibh. 'S ann mar sin bu chòir do 'n chùis a bhi maille ribhse. Tha sibh fathast air 'ur siuthad agus air 'ur tònn-luasgadh air fairge stòirmeil; ach chaidh 'ur caraid chum caladh sàmhach; gu ma feàrr leibhse guidhe bhi an sin maille ris, na gu'm biodh esan a rìs air an fhairge maille ribhse.

11 *Aobhar.* Thugaibh fainear cia cho diomhain 'sa tha 'ur 'n uile thrioblaidean agus fhéin-chràdh: cha 'n 'eil e air chor sam bith a' deanamh 'ur cor ni 's fearr, na 'g eatromachadh 'ur 'n eallach.

Mar a tha damh le bhi gleachd agus aig uaineart anns a chlais, ag ciùradh amhach agus a' deanamh a chuinge ni's trùime, agus a' caitheamh a neirt ni's luaithe, gu'n bhi deanamh còmhnadh air bith ris féin leis a sin; 's ann mar sin a tha chùis maille ribhse, ma tha sibh coslach ri damh neo-chleachdta ris a chùinge: an ni a tha Criosd a ràdh mu ro-churam, feudaidh sinne a' ràdh mu dhoilghios, Mata vi. 27. " Cia agaibh le mòr chùram a dh'fheudas aon làmh-choille a chur r'a àirde féin?" Feudaidh ro-churam ar codal a bhriseadh, seadh, ar cridhe bhriseadh: ach cha 'n urrainn e cuir r' ar 'n àirde aon chuid ann an seadh nàdurach no modhannail; mar sin is luaithe dh'fheudas 'ur doilghios 'ur cridhe a bhriseadh, na chuinge a chuir Dia oirbh.

Mo thruaighe! ciod a th'ann an so uile ach mar itealaich eun anns an rib, ni, an àite bhi 'ga fhuasgladh a tha 'ga ribeadh féin ni's mò? Uime sin bu ghlic an ni a rùnaich Daibhaidh anns an dearbh chor so, an uair a rinneadh toil Dhé aithnichte dha ann am bàs a leinibh, 2 Sam. xii. 23. "Ach a nis o fhuair e bàs, c'ar son a thraisginn? an urrainn mi a thabhairt air ais tuilleadh? theid mise d'a ionnsuidh-sa, ach cha phill esan a m' ionnsuidh-sa."

An urrainn mise a thoirt air ais a rìs? Cha'n urrainn, cha'n urrainn mi obair agus rùn Dhé atharrachadh ni's mò na's urrainn mi àmanna na bliadhna a chaochladh, no cùrsa na gréine, na gealaich, agus nan réultan a chaochladh, no riaghailt an là agus na h-oidhche a chuir as òrdugh: nithe a tha gu neo-chaochlaideach air an suidheachadh le reachd agus òrdugh seasmhach o neamh.

Mar nach urrainn na h-àmanna sin a bhi air an atharrachadh le daoinibh, mar sin cha mhò is urrainn cùrsa agus rathad a fhreasdail a bhi air atharrachadh, Iob xxiii. 13. "Tha e san aon bheachd, agus co a dh' iompaicheas e? agus an ni is miann le 'anam, sin ni e." Gu cinnteach, am feadh a tha 'thoil agus a rùn am folach uainne, tha sinne an àite bhi 'g urnuigh agus a' trasgadh, chum gu 'm biodh an ni roimh am bheil eagal oirnn air a bhacadh: ach 'n uair a tha rùn Dhé air fhoillseachadh aig a chrioch, agus a bhuille air a toirt, 'se an ni is diomhain a th' anns an t-saoghal ma ta bhi gearan agus 'gar cuir féin troimh cheile, mar a shaoil le seirbhisich Dhaibhidh a dheanadh e co luath 'sa chluinneadh e gu 'n robh an leanabh màrbh; ach bha e ni bu ghlice na sin, bha a dheòir agus a ghlaodhaich ri Dia mu 'n d'fhuair an leanabh bàs, do nàdur agus do ghné nam meadhonaibh bu chōir a ghnàth-

achadh chum an àmhghar a chumail air ais; ach 'n uair a thainig i, agus nach b'urrainn i bhi air a bacadh, an sin cha robh feum no brìgh air bith 'san t-saoghal annt: "C'ar son a thraisginn?" Mar gun abradh e, ciod a chrioch, am feum, no am math a bhios ann an nis?

Uime sin, na tilgibh air falbh 'ur neart agus 'ur spiorad gun tairbhe sam bith, gleidhibh iad air son oibre agus deuchainnean san àm ri teachd. Feudaidh gu'n d'thig an t-àm anns am feum sibh 'ur 'n uile neart, agus mòran tùille chum 'ur cobhair fo eallachaibh ni's mò na iad so.

12 *Aobhar.* Tha 'n Tighearna comasach air na h-uile tròcair a chàill sibh a thaobh chàirdean aiseag dhuibh dùbailt, ma striochdas sibh gu ciùin dhasan, agus gu 'm feith sibh gu foighidneach air-san fo 'n t-slat.

'N uair a chaill Esau a bheannachd, thubhairt e, "Nach 'eil agad ach aon bheannachd, athair?" Gen. xxvii. 38. Ach tha ni 's mò na aon bheannachd aig 'ur 'n athair air 'ur sonsa: 'se is ainm dha, "Athair nan tròcair," 2 Cor. i. 3. Is urrainn e co liugha tròcair a ghintinn agus a chruthachadh air 'ur sonsa 's is àill leis; tha càirdean agus an co'fhurtachdan aig ōrdugh-sa.

Cha do ghineadh na co'fhurtachdan so a tha sibhse a' caoidh a chàill sibh, ach o chionn bheagan mhiosan no bhliadhnachan; ni mò bha fhios agaibh co as a gheibheadh sibh iad; gidheadh thug an Tighearn am focal, agus dh'òrduich e iad air 'ur son; agus ma's àill leis, feudaidh e gu'n am bàs aca dheanamh ach coslach ris an fhaladair do 'n àilean dhe'n gearrar sios an saoidh, no ri ealtuinn do 'n cheann a bhearrar lòm: ni ged a chuir e sibh fo thrioblaid agus fo mhasladh na seasgachd an tràthsa, gidheadh nach 'eil ach a' deanamh rathad do dhara fàs, agus do chinneas dùbailt le tàirbhe.

Amhuil a bha e maille ris an eaglais fo dhaorsa a thaobh a cloinne shònruichte ann an laithibh a braighdeanais agus a maslaidh, rinn an Tighearna suas dh'i na h-uile nithe le buanachd; eadhon chum aobhar iongantais dh'i féin, Isa. xlix. 20. "Their a' chlann, a sgaradh uait, fathast ann ad chluasaibh, Tha 'n t-ionad so ro chumhang air mo shon; thoir àit dhomh, a chum gu 'n gabh mi còmhnuidh."

Feudaidh e buntainn ribh mar so a thaobh 'ur cloinne agus 'ur càirdean nàdurach. Air chor 's gu'm feud an ni a thubhairt duine Dhé ri Amasiah, a bhi air a ghnàthachadh anns a chùis so, 2 Eachd. xxv. 9. "Agus thubhairt Amasiah ris an duine le Dia, Ach ciod a ni sinn mu 'n cheud tàlann? Agus fhreagair an duine le Dia, Tha 'n Tighearna comasach air mòran tuilleadh as sin a thabhairt dhuitse."

O na abraibh, ciod a ni sinn air son chàirdean agus luchd-dàimh? Spùinn am bas sinn do 'ur 'n uile cho'-fhurtachd annta-san. Ni h-eadh, tha 'n Tighearna comasach air mòran tuilleadh a thoirt dhuibh. Uime sin, mar bu mhaith leibh 'ur beannachdan a so suas a thol am meud, amhaireibh air sin, agus thugaibh an aire nach cuir sibh aon chuid cràdh na eas-onair air Dia, le 'ur 'n eas-umhlachd agus le 'ur giulan mi-fhoighidneach fo 'n t-slat so.

Thug Dia air falbh cloinn Ioib le aon bhuille, agus sin le buille ghrad agus neo-chumanta; 'n uair a bha iad air fàs suas, agus air an suidheachadh (gu hàraidh cuid dhiubh) nan teaghlaichibh féin; seadh, am feadh a bha iad a' taisbeanadh an gràdh agus an dàimh da cheile. Feumar a cheadachadh gu'n robh so na dheuchainn neo-chumanta; gidheadh ghabh se e gu ciùin, agus ghiulan se e gu foighidneach o làimh an Tighearna. "Chuala sibh iomradh air foighidinn Ioib," ars' an t-

Abstol Seumas, caib. v. 11. "agus chunnaic sibh crioch an Tighearna." Cha 'n e mhàin crioch no rùn gràsmhor an Tighearna 'na uile àmhgharaibh, ach an deireadh agus an co'dhunadh sona a thug an Tighearna do' uile àmhgharaibh, ni air am bheil cunntas agaibh, Iob. xlii. 10. "Thug an Tighearna do Iob a dha uiread 'sa bha aige roimhe." Cha robh aireamh a chloinne a dha uiread 'sa bha aige roimhe, mar a bha chuid eile do cho'fhurtachdaibh uile; ach ged nach d'aiseag an Tighearna dha a rìs ach a mhàin an t-aon aireamh a thug e air falbh, gidheadh tha e ro coslach, gu'n robh an sòlas a bh' aige 'sa chloinn dheireannach so, dùbailt 'sa bh' aige anns a cheud chloinn. Cha chailleir ni sam bith le feitheamh gu foighidneach, agus striochdadh gu toileach do thoil an Tighearna.

Tha e cho furasda do 'n Tighearna bhur co'fhurtachdan ann an dìlsibh ath-bheothachadh 'sa ta e dha an toirt air falbh. Tha briathran milis freagarrach dha so ann an Salm xviii. 28. "Oir lasaidh tusa mo lòchrann, a Thighearn; soillsichidh mo Dhia mo dhorchadas."

Cha 'n 'eil anns gach mealtuinn shòlasach a tha sinn a' sealbhachadh, co dhiubh is ann an luchd-dàimh, an òighreachd, an slàinte, no 'n càirdibh a tha iad ag cosheasamh, ach coinnlean air an lasadh le Freasdal air son ar co'fhurtachd 's an t-saoghal so, agus cha 'n 'eil annta ach coinnlean, nach mair an còmhnuidh, agus iadsan is faide mhaireas, caithidh agus teirgidh iad mu dheireadh; ach mar is trice, tha e tachairt dhoibhsan mar tha e tachairt do na coinnlibh, tha iad air an cur as ma 's 'eil iad leith caithte; seadh, gu h-inbhe bhig, co luath 's a lasair iad, agus air bàll tha sinn anns an dòrchadas.

Tha i na h-uair dhòrch maille ruinne 'n uair a tha na co'fhurtachdan sin air an cur as; ach thug creidimh

Dhaibhidh co'fhurtachd dha, agus feudaidh ar creidimh-ne co'fhurtachd a thoirt dhuinn leis a so; gur urrainn an neach a chuir as a choinneal aon eile a lasadh— "Lasaidh tusa mo lochrann, a Thighearn; soillsichidh mo Dhia mo dhorchadas." Is e sin, ath-nuadhaichidh an Tighearna mo cho'fhurtachdan, an deigh an cor brònach anns am bheil mi an tràthsa, agus fuadaichidh e air falbh an trioblaid agus an dorchadas sin a tha nan luidhe orm aig an àm. A mhàin, thugaibh an aire nach d'thoir sibh oilbheum dhasan a tha 'g òrduchadh 'ur solus agus 'ur sòlasan. Chuir Michal diùmadh air an Tighearna, agus uime sin cha robh duine-cloinne aice gu là a bàis, 2 Sam. vi. 23.

Dh'fheith Hanah gu h-iriosal air an Tighearn air son gu 'm beannuicheadh e i le clann, agus chuimhnich an Tighearn oirre, agus dh'éutromaich e a cor leis a cho'-fhurtachd sin a thoirt dh'i, 'n uair a bha i mar lochran fuidh thàir. Is urrainn Dia gach co'fhurtachd a chàill sibh aiseag, seadh, aiseag dùbailt an gné, ma chi e sin freagarrach air 'ur son. Agus mar fhaic, uime sin,

13 *Aobhar*. Thugaibh fainear, ged a dh'aicheunadh e dhuibh tuille co'fhurtachd do 'n ghné, sin, gidheadh, tha mòran ni 's fearr aige ri bhuileachadh oirbh, nithe nach fiù iad so a bhi air an ainmeachadh maille riu.

Tha sgriobtuir òirdheirc agaibh freagarrach dha so, ann an Isa. lvi. 4, 5. "Oir mar so deir an Tighearna, Do na càillteanaich a choimhdeas mo Shàbaidean, agus a roghnaicheas an ni a thaitneas rium, agus an ni greim air mo cho'cheangal: Dhoibh sin bheir mi ann am thigh, agus an taobh stigh do m' bhallachan, àite agus àinm ni 's fearr na ainm mhac agus nighean: ainm siorruidh bheir mi dhoibh, nach gearrar as."

Tha e air a' ràdh gu'n togair suas ainmean dhaoine le an clann, gu h-àraidh le an clann mhac, agus mar sin

gu'n caillear an ainm-sa tha dh'easbhuidh clann, Aireamh, xxvii. 4. Agus tha sliochd lionmhor air a mheas na mhòr urram Salm, cxxvii. 4, 5. Uime sin, gheall Dia an so gu'n deanadh e suas agus gu'n coilionadh e easbhuidh cloinne, agus ciod sam bith ni eile dh'fheudadh sruthadh uatha dh'an ionnsuidh, aon chuid a thaobh onoir san àm a ta lathair, no cuimhneachan an deigh so, agus a' buileachadh orra aobhar urram ni 's ro mhò, agus ni 's ro mhaireannaich; ainm ni 's feàrr, no air thoiseach air ainm mhac agus nighean.

Is mò an onoir a bhi na leanabh do Dhia, no bhi ann an seilbh an urraim no cho' fhurtachd sin is mò thug clainn riamh d' am pàrantaibh.

A chréutair bhochd, tha thu air do thilgeadh sios leis an àmhghar so tha na luidh ort, mar gu'm biodh gach aoibhneas agus co'fhurtachd eile a nis air an gearradh air falbh uait anns an t-saoghal so.

Tha neul a' fantuinn air na h-uile co'fhurtachd eile, chràdh an àmhghar so t'anam, air chor is nach 'eil ni's mò bhlas agad air co'fhurtachdaibh thalmhaidh air bith eile, na bhiodh agad air gealagan uibhe. O gu'n d'thugadh tu fainear na sòlasan a th' āig Dia dhoibhsan a fhreagarras a chrioch chum 'n do chuir e 'n àmhghar, agus a dh'fheitheas gu foighidneach airsan air son an co'fhurtachd! Tha co'fhurtachdan aige dhuit mòran ni's barraichte na aoibhneas cloinne.

Mhothaich cuid so 'n uair a bha an clann air an gearradh air falbh uath, agus sin ann an tomhas cho mòr 's gur beag meas a bha aca air an co'fhurtachd ann an clann an coimeas ris a cho'fhurtachd so. Uime sin àinmichidh mi eisimpleir shoilleir do 'n ghné so, mar tha e air a chuir sios le ùghdar urramach agus ciallach na leabhair oirdheare sin, d' an goirear. "Coilionadh nan Sgriobtuir."

"Ainmichidh mi an so eisimpleir chomharraichte do ghràs, maille ri earrann neònach ann an cor Phadruig Macbhrath, duine àraidh a bha chòmhnuidh an àirde 'n iar na h-Alba, neach ris na bhean an Tighearna r'a chridhe ann an dòigh iongantach, agus an deigh iompachadh, (mar a nochd e do iomadh d'a chàirde Criosduidh) bha e 'na leithid a dh'fhònn inntinn air a lionadh cho mòr le mòrachd an t-saoghail nuaidh, anns an d'inntrinn e steach, 's leis na taisbeanaidhibh do Dhia, agus do sholus ri teachd, is gur gànn a choidil e ré aireamh do mhiosa, ach bha e air a ghnà thogail suas le iongantas. Bha a bheatha ànabarrach neònach, a thaobh a ghràidh agus a dhlù-cho-chomunn ri Dia 'na imeachd: agus nì d' am b' fhiù an aire a ghabhail, air là àraidh an deigh deuchainn ghoirt; air dha aon ghin mic a bhi gu h-obann air a thoirt air falbh leis a bhàs, chaidh e leth taobh car tamull gu ionad uaigneach, agus an uair a thainig e air ais bha e sealltuinn gle aòidheil, ni a thug orrasan a chunnaic e, 's a ghabh iongantas r'a ghiulan aig a leithid sin a dh'àm, fharraid ris, ciod an t-aobhar air son an robh e cho sùilbheir; dh'innis e dhoibh gu'n d'fhuair e sin na uaigneas maille ris an Tighearn, agus a chionn gu'm faigheadh e an ni ceudn' a rìs, gu'm biodh e toilichte mac a chàll na h-uile là."

Oh ciod a mhalairt thaitneach a rinn e! Gu cìnnteach fhuair e òr air son umha, neamhnuid air son cloich, ionmhas air son ni gu'n diù: oir 's co mòr is sin, seadh, mòran ni 's mò na sin an coimeas a tha eadar solus sòlasach gnuis Dhé, agus an solus ànmhuinn gruamach a tha 'g eiridh o mhealtuinn a chréutair is feàrr.

Nam b'àill leis an Tighearn a thoirt air a ghrian so eiridh agus dealrachadh oirbh a nis; 'n uair a tha na rionnagan a bha dealrachadh oirbh le solus gruamach

agus coinghill air dol fo, chitheadh sibh a leithid a bhuanachd anns an iomlaid, 's a bheireadh oirbh 'ur guthan a thogail gu h-ealamh maille ris-san a dh'ainmich mi an tràthsa, àgus a' ràdh, "a Thighearna, biodh na h-uile là mar an là adhlacaidh so, biodh m' ùine 'san uaigneas coslach rithe so. A chionn gu'm faicinn agus gu'm blaisinn air an ni a tha mi a nis a faicinn agus a blasad, cia toileach a dhealaichinn ris a cho'fhurtachd is ionmhuinne tha mi a sealbhachadh anns a chréutair is faisge dhomh a th'anns an t-saoghal so."

Tha aig an Tighearna iochdmhor agus ghràsmhor iocshlaint neamhaidh air a gleidheadh fa comhair an leithid sin a dh'àmanna muladach; air uairibh tha iad so air an toirt seachad roimh cuid a dheuchainnibh ghàrbh, chum an ulluchadh air an son, agus air uairibh as an deigh chum an neartachadh fodhpa.

Is minic a chuala mi o bheul Ban-Chriosduidh urramach, a tha nis maille ri Dia, agus fhuair mi e sgriobhta 'na cunntas lathail, gu 'n robh i beagan mu'n d'thug an Tighearna air falbh a fear-posda leis a bhàs, air a lionadh le leithid a shaoibhreas do ghaol Dhé 'na h-anam, ré aireamh laithean agus oidhcheachan; air chor an 'nuair a thug an Tighearn air falbh e, ged bha e na fhear-posda gnétheil agus suairce, agus gu mòr air a ghràdhachadh leatha-san, gur gànn a bha i mothachail do 'n bhuille, ach bha i gu h-iomlan air a togail suas os ceann gach uile cho'fhurtachd agus thrioblaid shaoghalta: ionnas nach mòr nach do leig i a fear-posda gràdhach as a beachd, le bhi meorachadh mu Dhia. Agus mar bhith gu 'n ghabh an Tighearn an doigh so dh'i, cho'dhun i gu 'n robh e do-dheanta dh'i a bhuille sin a ghiulan, agus a dh'easbhuidh a leithid sin a dh'ullachadh b'eigin gu'n tuiteadh i fodha.

Tha fear-pòsda, bean-phòsda, agus leanabh, nan

nithe mòra, seadh gle mhòr, ann an coimeas re créutaraibh eile; ach gu cinnteach cha bhi annta ach nithe beag, agus an ath ni do neo-ni, 'n uair a chuireas an Tighearn e féin laimh riu fa chomhair an anma. Agus ciod am fios a tha agaibhse, nach d'iarr Dia air na co'fhurtachdaibh talmhaidh so seasamh a leth-taobh air an là 'n diugh, chum àite dheanamh do cho' fhurtachdaibh neamhaidh? Theagamh gu bheil Dia a' teachd chum e féin a cho'pairteachadh ni's taitniche, agus ni's ro mhothachail ri 'ur 'n anamaibh na rinn e riamh, agus is iad so na freasdalan a dh'fheumas an rathad a thilgeadh suas agus ullachadh do'n Tighearna. Math dh'fhaoidte nach 'eil an Tighearn a' ciallachadh le 'm bàs-san ach so; "a leinibh seas a leth-taobh, tha thu am rathad, agus tha thu a' lionadh m' àite-san ann an cridhe do phàranta."

14 *Aobhar.* Bithibh faicilleach nach dean sibh tuille 's a chòir a bhrōn air son nithe talmhaidh; oir thugaibh fainear gu bheil Satan a' gabhail a chothrom anns gach uile àm eigin.

Cha'n urrainn duibh còmhlachadh ri teanndachd air bith, gun an namhad sin còmhlachadh ribh, aig am bheil a bhuannachd is mò aig co'sheasamh ann a bhi toirt an ionnsuidh oirbhs' an so.

Goirear riaghlair dorchadais an t-saoghal so do Shatan, Eph. vi. 12. Is e sin, tha a rioghachd air a cumail suas le dorchadas. A nis tha dorchadas dà fhillte ann a tha toirt cothrom mòr do Shatan: dorchadas na h-inntinn, eadhon, aineolas; agus dorchadas a chrannchuir, eadhon, trioblaid agus àmhghar. Tha an t-Abstol a' labhairt gu h-àraidh mu'n cheud aon diubh so anns an sgriobtuir sin: agus mar an ceudna tha'n aon mu dheireadh gu minic air a mhineachadh leis-san, chum a rùn a thoirt mu'n cuairt oirnne: Uime sin 'n uair

tha i na h-uair dhorch thrioblaideach maille ruinne, is e sin an t-àm is docha leis-san chum sinne bhuaireadh.

Tha 'n spiorad gealltach sin a' sàruchadh pobull Dé 'n uair a tha iad dubhach agus iosal araon nan spiorad agus nan staid. Cha d'iarr Satan riamh gu'm biodh làimh Dhé air a sineadh a mach air pearsa, air maoin, agus air clann Ioib; mar bhith gu'n robh e gealltuinn, cothrom comharraichte dha féin leis a sin, chum a spiorad a thruailleadh le smuaintibh aingidh mu Dhia. "Dean so (ars' esan) agus as an eudan mallaichidh e thu."

An ni a tha 'n Salmadair a' toirt fainear mu dhorchadas nàdurach, tha e fior mu dhorchadas fo-shàmhladh, Salm civ. 20. "Ni thu dhorchadas, agus tha'n oidhche ann: an sin snàigidh uile bheathaiche na coille mach."

'N uair tha e na mheadhon oidhche aig daoinibh, tha e na mheadhon là aig Satan; is e sin, 'se an t-àm a tha sinne a' fulang àm is cabhagaich a tha esan ag obair, is iomadh buaireadh uamhasach a tha e suidheachadh an tràth sin air 'ur 'n àmhghar, nithe tha ni's ro chunnartaiche dhuinne nan àmhghar féin.

Air uairibh cuiridh e a steach smuaintean eu-dochasach air an anam fo àmhghar, "Thubhairt mise, Ghearradh as mi o fhianuis do shùl," Salm xxxi. 22. agus Tuir. iii. 18, 19. "Tha mo dhòchas air bàsachadh o'n Tighearn, tha cuimhneachadh air m'àmhghair agus mo thruaighe, na shearbhadas agus na dhomblas."

Air uairibh cuiridh e steach smuaintean cruaidh mu Dhia oirbh, Rut i. 20. "Bhuin an t-Uile-chumhachdach gu ro-ghéur rium." Seadh, bhuin e ni bu ro chruaidhe ruinne na ri dream air bith eile. Tuir. i. 12. "Amhairceibh agus faicibh am bheil bròn sam bith cosmhuil ri mo bhròn-sa, a thugadh orm, o'n uair an

d' rinn an Tighearn mo smachdachadh ann an là a dhian fheirge."

Air uairibh duisgidh e suas smuaintean frionasach agus gearanach an aghaidh an Tighearna; tha 'n t-anam neo-thoilichte le làimh Dhé a bhi air. Bha corruich air Ionah ri làimh Dhé, agus thubhairt esan, "Is ceart dhomh a bhi ann an corruich gu bàs," Ionah iv. 9. Ciod na smuaintean eagallach a th' annta so? Agus cia ni 's ro chràitiche a tha iad do'n anam ghràsmhor na càll mealtuinn air bith o'n leth a muigh a th' anns an t-saoghal?

Agus air uairibh cuiridh e ann 'ur cridhibh smuaintean tur ana-creideach agus mi-naomh, mar nach biodh sochair air bith ri faotuinn o'n diadhachd, agus mar nach biodh ann 'ur 'n uile shaothair, éud, agus churam mu dhleasnas, a bheag ach obair chàillte, Salm lxxiii. 13, 14. "Do rireadh gu diomhain ghlan mi mo chridhe agus nigh mi mo làmhan an neo-chionta: oir bhuaileadh mi air feadh an latha, agus smachdaicheadh mi gach maduinn."

Leis na nithibh so tha Satan a' faotuinn mòr chothrom air a Chriosduidh a tha fo àmhghair; oir ged is iad na smuaintean so 'eallach, agus ged nach cuir Dia iad as leth a phobuill chum an ditidh; gidheadh tha iad a' spuilleadh an anam do shìth, agus 'ga bhacadh o dhleasnas, agus a' toirt air e féin a ghiulan gu mi-chubhaidh fo ămhghar, chum a bhi na aobhar tuislidh agus cruadhachaidh do mhuinntir eile nam peacaibh: uime sin, bithibh air 'ur faicill, air eagal le 'ur bròn thar tomhas, gu 'n d'thoir sibh àite do 'n diabhol; oir cha 'n 'eil sinn aineolach air innleachdaibh.

15 *Aobhar*. Na d' thugaibh àite do bhròn ana-measarradh air son na h-àmhghair, ma tha meas air bith agaibh do onair Dhé, agus do 'n diadhachd, nithe a bhios air fhagail fosgailte do mhasladh leis a sin.

Ged dheanadh sibh dimeas air 'ur 'n ònoir féin, na deanaibh dimeas air onoir Dhé agus air an diadhachd mar an ceudna. Thugaibh an aire cia mar ghiulanas sibhse sibh féin ann an là bhur trioblaid, oir is iomadh sùil a ta 'g amharc oirbh. Is fior an ni dh'an d' thug seann Ughdair urramach an aire air a phùinc so. "Ciod a their an t-ana-creideach agus am fear-magaidh mi-naomh 'n uair a chi iad so? Tha iad cho brùideil agus cho mi-rùnach, 's ma 's e 's gu'm faic iad sibh ann an àmhghar, air báll feoraichidh iad dhibh gu fanoideach, c'àite am bheil 'ur Dia?"

"Ach ciod a theireadh iad, nam b'e 's gu'n cluinneadh iad sibhse gu h-eas-creidmheach ag eigheachd a mach, C'àit am bheil ar Dia? Nach biodh iad ullamh gu ràdh, 'si so an diadhachd as am bheil iad a' deanamh uaille cho mòr, 's tha sibh a' faicinn cho beag cobhair 'sa tha i deanamh dhoibh ann an là teanndachd: tha iad a' labhairt mu ghealllanna, mu ghealllanna saoibhir agus luachmhor; ach c'àit am bheil iad a nis? No ciod am feum a th'annta? Thubhairt iad gu'n robh ionmhas aca air neamh, c'arson ma ta tha iad ri bròn mar so, ma tha 'n saoibhreas an sin?"

O bithibh air 'ur faicill ciod a ni sibh fa chomhair an t-saoghail; tha suilean aca gus na ni sibhse fhaicinn, cho math ri cluasaibh chum na their sibhs' a chluinntinn. Agus co fhad 'sa tha 'ur giulan-sa fo thrioblaidibh cho coslach r'an giulan féin, cha shaoil iad gu bràth gu bheil 'ur bònn-dochais ni 's fearr nam bònn-dòchais-san. Bithidh muinntir shaoghalta fheolmhor ullamh gu smuaineachadh, ciod sam bith cainnt thaitneach a dh'fheudadh a bhi agaibh mu Dhia, agus mu neamh, gu 'n robh 'ur cridhe suidhichte mar bu tric air na h-aon nithibh r'an cridhibhsan, a chionn gu bheil 'ur bròn air son an toirt air falbh cho mòr r'am bròn-sa.

Tha fhios aca o fhéin-fhiosrachadh ciod an taic a th' ann do 'n chridhe, caraid comasach firinneach a bhi aca chum carbhsa ris, no dùil a bhi ri òighreachd mhòr a theachd orra gu h-aithghearr; agus cha d' thoirear a chreidsinn orra gu bràth gu bheil a leithid sin a bhònn co'fhurtaich agaibhse, ma chì iad sibh air 'ur tilgeadh sios cho mòr riu-san nach 'eil a' gabhail orra ni sam bith do 'n leithid sin a chùisean.

Leis an dõigh so bheir sibh na h-àitheantan a thug Criosd a bhi seasmhach agus toilichte anns gach staid, gu bhi air am meas (coslach ri aitheantaibh nan Stoics) a mhàin mar briathraibh òirdheirc, gidheadh mar nithe do-dheanta bhi air an cur an cleachdadh; agus bithidh an t-iomlan do 'n t-soisgeil air a mheas mar bharail fhaoin, a chionn nach 'eil iadsan a tha 'g aideachadh mòr shùim a bhi aca air, a' faotuinn tuille cuideachaidh uaithe.

O ciod an t-aobhar nàire th' ann nach cuireadh an diadhachd ni bu mhò dhealachadh eadar duine agus duine anns a chùis so? Uime sin, nochdaibh do 'n t-saoghal (ge b'e air bith a bharail chumant a th' aca dhibh), nach e dealachadh uatha-san ann an cuid a bheachdaibh, agus a phongaileachda' beaga an ni àraidh a th' ann 'ur rùn, ach ann an irioslachd, an dimeas air an t-saoghal, agus a bhi do dh'inntinn neamhaidh; uime sin, taisbeanadh na gràsan so iad féin ann 'ur giùlan suilbheir, agus foighidneach fo 'ur 'n uile chruaidh-chasaibh.

C'arson a chuir Dia na gràsan òirdheirc sinn ann 'ur 'n anama, ach a chum gu 'm biodh e air a ghlòrachadh, agus buannachd agaibhse dheth bhi 'gan cuir an cleachdadh ann an trioblaid? Ma 's e 's gu 'm bi iad so air an cumail fodha agus air am folach, agus gu'n ni sam bith ach àrdan, fearg agus talmhaidheachd neo-chlaoidhte 'ur cridheachan féin ag oibreachadh, agus r' am faicinn ann an àm trioblaidibh; ciod an tàir, ciod an lot a bheir

sibh do 'n ainm ghlòrmhor air am bheil sibh air 'ur 'n ainmeachadh ? Agus ma tha 'ur cridhe fior ghràsmhòr, lotaidh sin sibh ni's dòimhne na lot 'ur 'n àmhghar a dh'aobhairich i riamh sibh.

Uime sin, guidheam oirbh, bitheadh meas agaibh air ainm Dhé mar àill leibh meas a bhi agaibh air 'ur sìth agus air 'ur co'fhurtachd féin.

16 *Aobhar*. Bithibh sàmhach agus 'ur tosd ; oir is beag a tha dh'fhios agaibh cia lion tròcair a tha na luidh ann am brù na h-àmhghar so.

'S mòr na sochaire a tha clann Dé a' faotuinn air uairibh o thrioblaid ghéur fhaobharach, agus dh'fheudadh na h-uile iad a bhi aca aig gach àm, nam biodh iad ni bu chùramaiche chum feum iomchuidh a dheanamh dhuibh. Tha Daibhidh naomh ag aideachadh gu taingeil, Salm cxix. 71. " Is maith dhomhsa gu 'n robh mi ann an àmhghar." Agus gu cinnteach tha uiread a dh'fheum annta dhuibhsan 'sa bha annta dhasan ; ma's e 's gu 'n naomhaich an Tighearn iad gus na feuman agus na criochan a chum na naomhaich e 'àmhghara-san.

Cha d' thainig a leithid so a shlat smachdachaidh gus an robh feum ni 's leòir oirre, agus theagamh gu 'm faca sibh féin am feum a bh' agaibh air freasdal dùsgaidh air chor eigin ; ach mar faca, chunnaic an Tighearn e : cha do thog e suas an t-slat chum sibhse bhualadh, gus na ghairm 'fhireantachd agus a chaomh thròcair do 'ur 'n anama air chum sibhse smachdachadh.

Tha sibh a nis 'nar suidh ri bròn fo 'n t-slat, gu muladach a' caoidh agus a' tuireadh càll co'fhurtachd thalmhaidh air chor eigin, tha 'ur cridhe air an luchdachadh le doilghios, tha 'ur sùile ag sruthadh sios gach uair a dh'ainmicheas agus a chuimhnicheas sibh air 'ur caraid nach maireann. Seadh, ged nach biodh tuilleadh ann, feudaidh so na aonar fhoillseachadh dhuibh am

teum a th' agaibh air an t-slat so; oir nach 'eil am bròn so uile aig àm dealachaidh a' cur an céill gu soilleir cia mòr a bha 'ur cridhe suidhichte air, agus cia co teann 'sa bha e air glaodhadh ris a cho'fhurtachd thalmhaidh so?

A nis, tha sibh a' faicinn gu 'n deach 'ur amhgharan fodha iomadh céum ni 's doimhne 'sa chreutair na tha sibh a' tuigsinn. Agus ciod bu chòir do Dhia a' dheanamh ribh anns a chùis so? Am bu chòir dha fhulang dhuibh dlùth-leantuinn ris a chreutair ni 's mò agus ni 's mò? Am bu chòir dha cheadachadh dha gu 'n goideadh agus gu 'n lughdaicheadh e 'ur gràdh agus 'ur tlachd, agus gu 'n tionndaidheadh e air falbh 'ur cridhibh uaithe féin? Cha b'urrainn e so a dheanamh, agus gràdh a bhi aige dhuibh. Mar is mi-fhoighidnich a tha sibh fo 'n àmhghar so, 's ann is mò bha dh'fheum agaibh oirre.

Agus ciod ma's e 's leis a bhuille so gu 'm mosgail an Tighearna 'ur 'n anama codalach, agus gu 'n duisg e sibh as an t-suain spioradail thaitneach, ach ro chunnartach sin anns na thuit sibh, am feadh a shocraich sibh 'ur ceann air an t-sealbh sholasach mhothachail so 'sa chreutair? Nach 'eil so da rireadh ni 's feàrr air 'ur son, na ged theireadh e, coidlibh romhaibh? Tha e air dlù cheangal ri 'iodholaibh, leig leis, tha e ag imeachd uamsa an tobair, chum soitheach-cumail briste, siubhladh e.

Seadh, ciod ma 's e 's gu 'm foillsich Dia dhuibh leis a bhuille so air aon do na nithe is ro thaitniche a bh' agaibh 's an t-saoghal, ni 's mothachail agus ni 's ro eifeachdaiche na rinn e riamh; diomhanas a cho'fhurtaichd sin cho math ri diomhanas gach uile cho'fhurtachdaibh thalmhaidh eile, air chor is uaithe so a mach nach leig sibh le 'ur cridhibh, le 'ur dochas, le 'ur

gràdh, agus le 'ur tlachd sochrachadh air a h-aon diubh so mar rinn sibh roimhe? B'urrainn duibh roimhe so a bhi labhairt mu dhiomhanas a chreutair; ach tha mi a' cur an teagamh nach robh riamh a leithid a shealladh soilleir agus dearbhta agaibh d'a dhiomhanas 'sa tha agaibh air an là 'n diugh; agus nach mòr an tròcair sin ann 'ur sùilibh-sa?

A nis, ma 's e 's gu bheil Dia 'ga 'r cuirse air diol o na h-uile barail amaideach agus dùil dhiomhain a thaobh an t-saoghail so; leis a sin bithidh 'ur beachd mu na creutairean air a' cur ceart, agus 'ur gràdh do na h-uile sheilbhe eile air thalamh air a riaghailteachadh; agus nach dad sam bith sin? O gu cinnteach is mò an tròcair dhuibh e na ged gheibheadh sibh 'ur caraid beò a ris!

Agus ciod ma 's e 's gu 'm bi 'ur cridhe faontradhach seachranach air a sgiùrsadh dhachaidh gu Dia leis an t-slat so? Bhur dleasnasan a bha sibh a' dearmad air an ath-bheothachadh, 'ur co'chomunn ri Dia a ta air crionadh air aiseag, agus suidheachadh neamhaidh spioradail cridhe air fhaotuinn air ais? Ciod a their sibh an sin?

Gu cinnteach beannaichidh sibh an laimh thròcaireach sin a thug air falbh na h-amhluidhean, agus àrdaichidh sibh gliocas agus maitheas Dhé, a dh'aisig sibh dha ionnsuidh féin le leithid sin a dh'innleachd. A nis is urrainn sibh a bhi 'g urnuigh ni 's ro thrice, ni 's ro spioradaile, ni 's ro dhurachdaiche, na bha sibh roimhe. O a shlat bheannuichte, a tha cuir a mach agus fo bhlàth le 'n leithidibh sin a thoraidh! Bitheadh so sgriobhta am measg 'ur tròcairean is fearr; oir bithidh aobhar agaibh a bhi beannachadh agus ag àrdachadh Dhé gu siorruidh air son na h-àmhghar fheumail so.

17 *Aobhar*. Na ceadaichibh dhuibh féin a bhi air 'ur buaireadh le mi-fhoighidinn, agus air 'ur slugadh suas

le doilghios, a chionn gu 'n chleachd Dia sibh fo 'shlat smachdachaidh; oir ge b'e co guineach 'sa tha i, cha 'n 'eil innte ach buille gle eutrom ann an coimeas ris na dh'fhairich dream eile a ta cho math ribhse.

Tha 'ur caraid gràdhach marbh; ged tha e mar sin, cha'n 'eil an sin ach aon bhàs fa 'r comhair, ach chunnaic muinntir eile iomadh bàis air a ghabhail a steach ann an aon air an caraid, ni nach 'eil bàs 'ur caraid-sa ach neo-ni ann an coimeas ris. Chunnaic Sedeciah a chlann air am mort fa comhair a shùil, agus an sin chuireadh a shuilean féin a mach, ach mo thruaighe 's ann 'n uair bha e tuilleadh is anmoch.

Tha Ughdar urramach na leabhair òirdheirc sin d' an goirear "Coilionadh nan Sgriobtuir" ag innse dhuinn mu Mhnaoi uasal cheanalta agus dhiadhaidh a bh'ann an taobh tuath Eirinn, neach, air do'n cheannairc bristeadh a mach an sin, a theich le triuir chlanna, agus aon diubh air a chìch; mu n deach iad fad air an aghaidh ruisgeadh lòmnachd iad leis na h-Eireannaich, dream a thaobh iongantais a chaomhainn am beatha (tha e ro choslach, gu'n cho'dhun iad gu'm màrbhadh am fuachd agus an t-acras iad) an deigh sin air dhoibh a bhi dol air an adhairt aig inbhir amhann a tha dol a steach ann an Locheach, chòmhluich dream eile iad agus b'àill leo an tilgeadh 'san amhuinn; ach dh'iarr a bhean dhiadhaidh so, gu neo-sgāthach, comas beag a' dhol a dh'urnuigh; agus 'n uair bha i na luidhe air an talamh reòtaidh, fhuair i mhisneach na dhiult a dhol air a cosaibh féin gu bàs co aingidh, agus air dhoibh a gairm, dhiult i iad, an sin shlaod iad i air chaol dà chois air an rathad sgeireach, chum i féin agus a clann bheag a thilgeadh anns an amhuinn. Thionnda i an sin air a glùnaibh agus thubhairt i riu, Tha mi a faicinn gur daoine sibh, ach tha mise cinnteach gu'm bu chòir dhuibh

a bhi 'nar Criosduidhean; ann ar beatha thruagh-ne a thoirt air falbh, 'sann a ni sibh math dhuinne; ach biodh fhios agaibh agus cuimhnichibh a chionn nach d'rinn sinne coire riamh oirbhse, na air ni a bhuineadh dhiubh, gu'm feum sibh féin bàs fhaotuinn mar an ceudna, agus cùnntas a thoirt là air choir eigin as an an-iochd so do Bhreitheamh neimh agus na talmhainn: air dhoibh so a chluinntinn rùnaich iad gu'n am mort le'n làmhaibh féin, ach dh'fhag siad iad uile lomnochd air eilean beag anns an amhuinn as eugais lòn air bith, chum bàsachadh an sin.

An ath latha air do'n dithis ghiullan a dhol a leth-taobh, fhuair iad seiche ainmhidh a chaidh mhàrbhadh aig bun craoibhe: ni a chuir am mathair na còmhdach thairis orra 's iad nan luidh air an t-sneachd. An là an deigh sin thainig culaidh bheag seachad orra, agus dh'-eigh a bhean riu-san a bha oirre air sgà Dhia an toirt a mach as a sud, ach o'n 's Eireannaich a bh'annta, dhiult iad i: dh'iarr i beagan arain orra, ach thuirt iad nach robh aran aca; an sin ghuidhe i gu 'n d'thugadh iad eibhle theine d'i, agus fhuair i sin, mar sin rinn i teine do bhioranaibh, agus air do'n chlann mir do'n t-seiche a' ghabhail, ròist iad i air a ghriosach agus an sin thoisich iad ris an leathair a chagnadh: ach ciod a b'urainn so a dheanamh as eugais cumhachd Dhé air dhoigh miorbhuilleach a bhi 'gan cumail suas?

Mar so bha iad beò deich laithean as eugais meadh-ona cobhair faicsinneach air bith, oir cha robh aran aca ach eigh agus sneachd, no deoch ach uisge. Air do'n dithis ghiullan a bhi fagas do bhàsachadh le fuachd agus goirt, ghuidh i orra dhol as a sealladh, oir cha b'urr-ainn i seasamh r'am bàs fhaicinn: gidheadh shaor Dia iad mu dheireadh ann an rathad co miorbhuilleach sa chum e suas iad ré na h-ùine sin.

Uime sin thugaibh fein breith am bheil bàs nadur-

ach ann an rathad gnàthaichte, ri bhi air a choimeas ri leithid so a dheuchainn! agus gidheadh 's ann do'n bhean urramach agus ghràsmhor so a rinn an Tighearna raoghainn chum an cruaidh-chas so fhulang.

Tha Mr. Wall 'na leabhar d'an goirear, "Cha 'n 'eil a h-aon ach Criosd," ag innseadh sgeula brònach mu theaglaich bhochd a bh'ann an Gearmani, dream a chuireadh gu leithid sin a theanntachd an àm goirte. 's gu'n cho'dhun na pàranta mu dheireadh, aon da'n clann a reic air son biadh chum iad féin agus a chuid eile dhiubh a chumail beò: ach 'n uair a thainig iad gu smuaineachadh co do'n chloinn ris an dealaicheadh iad, thiomaich agus mhaothaich an cridheachan cho mòr le iochd ris gach aon diubh, air chor 's gu'n rùnaich iad gu'm b'fhearr leo bàsachadh uile maille ri cheile. Seadh, tha sinn a' leughadh ann an Tuir. iv. 10. "Bhruich làmha nam ban iochdmhor an clann féin."

Ach ciod mu'm bheil mi labhairt mu na teanndachdaibh so? Cia lion pàranta, seadh, agus cuid a phàranta diadhaidh mar an ceudna, a bha beò chum an clann fhaicinn a' bàsachadh ann an an-diadhachd, agus cuid dhiubh le laimh Ceartais, a' caoidh an ceannairc le tobha mu'n amhaichibh.

Oh! a leughadair, is beag a tha dh'fhios agadsa ciod na gathan a th'ann an àmhghara muinntir eile: gu cinnteach cha'n 'eil aobhar agad a bhi smuaineachadh gu'n bhuin an Tighearna riut-sa ni's seirbhe na ri dream eile, cha'n 'eil innte ach buille eatrom agus freasdal tròcaireach, ma choimeasas tu e ris na dh'fhairich muinntir eile.

18 *Aobhar*. Ma's e 's gur e Dia bhar Dia-sa, gu cinnteach cha do chàill sibh a bheag air gu'n d'thug e air falbh co'fhurtachd air bith a bh' agaibh anns a chreutair.

'Se Dia tobair gach uile fior cho'fhurtachd a th'aig na creutairibh, cha'n 'eil anns a chuid is feàrr agus is

taitniche dhiubh, ach soithichean cumail a chum nan co'fhurtachdan a thoilich Dia a cho'pairteachadh riu a ghabhail agus iomchair d' ar 'n ionnsuidh-ne; agus ma bhrisear an soitheach cumail, no ma ghearar air falbh a phiob, air chor 's nach urrainn tuilleadh co'fhurtachd a bhi air iomchair d' ar 'n ionnsuidh-ne anns an rathad sin, tha dòighean agus meadhona eile aige chum sin a dheanamh, nach 'eil sinne a smuaineachadh: agus ma's àill leis is urrainn e a cho'fhurtachdan iomchair chum a phobuill as cugais a h-aon diubh; agus ma ni se e gu neo-mheadhonach cha bhi sinn an càll air bith leis a sin: oir cha'n 'eil co'fhurtachdan anns an t-saoghal co taitneach, co milis, agus co mòr-aoibhneas riu-sin a tha sruthadh air bàll o'n tobair.

Is e feòlmhorachd ar cridhe a tha toirt oirnn a leithid a dhéidh ana-cneasta bhi againn orra, agus brōn co ana-measarra a' dheanamh air an son an uair a bheirear uainn iad, mar nach biodh ni's leòir againn ann an Dia as cugais nan sòlasa so anns a chréutair.

An leibhse lànachd an tobair? Agus gidheadh am bheil sibh 'gar tilgeadh féin sios, do bhrigh gu bheil an soitheach cumail briste air a thoirt air falbh. Cha'n 'eil a chuid is feàrr do na creutairean ni's feàrr na sin, Ier. ii. 13. Cha'n 'eil ni anns na soithichibh cumail ach sin a theid a chur annta, agus cha chum soithichean briste an ni a chuirear annta. C'arson ma ta tha sibhse ri bròn mar gu'm biodh 'ur beatha ceangailt suas anns a chreutair? Tha comas agaibh cho saor chum an tobair 'sa bh' agaibh roimhe. Is e comhairle h-aon do na cinnich (agus gabhadh iad féin a co'fhurtachd), na chaill sinn a thaobh an t-sòlais a thugadh air falbh uainn, a dheanamh 'n àirde le co'fhurtachd thalmhaidh eile as ùr.

Ghiulan thu a mach esan, 'gan robh gràdh agad (arsa Seneca); iarr air son a h-aon 'gan d'thoir thu gràdh 'na

àite; is fe rr dhuit do chàll a dheanamh 'n àirde na bhi 'ga chaoidh.

Ach mar dean Dia suas 'ur càll-sa le nithibh do'n ghné cheudna, tha fhios agaibh gur urrainn e dheanamh 'n àirde gu pailt ann féin.

Ah, a Chriosduidh, nach 'eil aon phog d'a bheul, aon bhoisgeadh d'a ghnuis, aon séula d'a spiorad, na cho'-fhurtachd ni's milse agus ni's tarbhaiche na's urrainn an caraid is taitniche a th'anns an t-saoghal so a thoirt dhuit? Ma dh'fhàilnicheas an t-sruth, rach a dh'ionnsuidh an tobair, tha ni's leòir ann fathast, tha Dia far an robh e, agus an neach a bha e, ged nach 'eil an creutair mar sin.

19 *Aobhar*. Ged a dh'fheudadh sibh a bhi dh'easbhuidh beagan co'fhurtachd ann 'ur beatha, gidheadh gu cinnteach feudaidh e bhi air ath-dhioladh dhuibh le bàs ni's ro fhusa.

Feudaidh e tionnda gu mòr bhuannachd dhuibhse bhi toirt air falbh 'ur cairdean romhaibh, an tràth thig 'ur 'n uair anns am feum sibh an leantuinn. Oh! cia lion anam fiùthail a bha air an luchdachadh agus air an ribeadh aig uair am bais, leis a ghràdh, leis a chùram, agus leis an eagal a bha orra mu'n timchioll-san a bha iad a' fagail nan deigh ann an saoghal an-diadhaidh.

Dh'fheudadh 'ur gràdh dhoibh a theachd gu bhi na ribe dhuibh agus a thoirt oirbh fantuinn air ais mar gu'm biodh sibh leisg air falbh, oir is iad so na nithe a tha fagail dhaoine neo-thoileach air bàsachadh. Agus d' fheudadh a chùis a bhi mar so maille ribhse, mar d'thugadh Dia air falbh iad roimh laimh, no mar d'thugadh e dhuibh a leithid a sheallaidhean do neamh agus a bhlas do ghaol Dhé anns an là sin, 'sa cheannsuicheadh agus a chlaoidheadh 'ur 'n uile aignidhean talmhaidh do na nithibh so.

B'aithne dhomh neach ghràsmhor, a tha nis ann am flaitheanas, a bha gearan ré aireamh sheachduinean na tinneas deireannach gu 'n mhothaich i e na ni cruaidh dealachadh ri caraid gràdhach a bha aice, agus nach robh ni sam bith na amladh cho mòr da h-anam ris a sin. Tha e mòran ni's fhusa bhi smuaineachadh a dhol chum ar cairdean a ta am flaitheanas romhainn, na dealachadh r'ar daimhibh taitneach agus ionmhuinn, agus am fagail as ar déigh.

Agus co aig am bheil fhios ciod na curaman agus na smuaintean mi-chéillidh leis am feud sinn a bhi air ar cur troimhe cheile air an son-san aig an àm sin? Ciod a thig dhiubh so 'n uair a bhios mise marbh? Aig Dia tha fhios ciod na h-uireasbhuidhean, na truaighean, na buairidhean, agus na h-àmhgharan 'gam bheil mi nise gu'm fagail, ann am meadhon saoghal cealgach, truaillidh, agus cunnartach.

Tha fhios agam gur e ar dleasnas ar clann gun athair, agus ar luchd-dàimh aonaranach, fhagail aig Dia: an earbsa ris-san a thug dhuinn iad: agus bha cuid air an cobhair gu sin a dheanamh gu cridheil 'n uair a bha iad a' dealachadh riu. B'urrainn Luther a' ràdh, "A Thighearna, thug thu dhomh-sa bean agus clann, cha mhòr a th'agam gu fhagail aca, beathaich, teagaisg, agus tog suas iad, O thusa Athair nan dilleachdan, agus a Bhreitheamh nam bantraichean." Ach cha 'n 'eil creidimh Luther aig na h-uile Criosduidh. Tha cuid 'ga fhaotuinn na ni cruaidh an agnidhean fhuasgladh aig a leithid sin a dh'àm: ach ma chuir Dia 'ur càirdean-sa uile romhaibh, 'sann is lugha a tha agaibh-sa ri dheanamh, feudaidh am bàs a bhi ni's socraiche dhuibhse na do mhuinntir eile.

20 *Aobhar.* Ach mar lean ni sam bith dheth na chaidh a' ràdh fathast ribh; uime sin 'san àite mu

dheireadh, cuimhnichibh gu bheil sibh dlù do 'n staid agus do 'n àite sin, anns nach 'eil bròn na ath-smuaint-eachadh doilghiosach air son an leithide sin a dh' aobhair.

Fathast tamull beag agus cha 'n ionndrainn sibh iad, cha bhi feum agaibh orra, ach bithidh sibh beò mar aingil Dhé. Tha sinn an tràths' beò air creidimh ann an cuid, air faireachadh ann an cuid, air Dia ann an cuid, agus air a chreutair ann an cuid. Tha ar staid measgaichte, uime sin tha ar sòlasa mar sin mar an ceudna: ach 'n uair bhitheas Dia na uile 's anns na h-uile, agus a bhitheas sinn beò mar aingil Dhé, ciod an t-atharrachadh mòr a bhios air a chùis maille ruinn an sin, thairis air mar tha i a nis!

Cha 'n 'eil na h-ainglean aon chuid a pòsadh, na air an toirt am pòsadh, ni mo bhios cloinn na h-aiseirigh: 'n uair a bhitheas laithean ar peacachaidh air an crioch-nachadh, bithidh laithean ar bròn mar sin mar an ceudna. Cha d'fhosgladh uaighean air bith gus an d'thainig peacadh a steach, agus cha 'n fhosgailear a h-aon tuille 'n uair a dhùnair am peacadh a mach.

Bithidh ar dàimhean glòraichte beò maille ruinne gu siorruidh, cha dean iad bròn ni's mò, cha 'n fhaigh iad bàs ni's mò; seadh, is e so sonas na staid sin chum am bheil sibhse triall, air do 'ur 'n anamaibh a bhi 'san aonachd is dlùithe ri Dia tobair an aoibhneis, cha bhi gnothach air bith agaibh an taobh a mach dhasan. Cha chuirear a leithid so a dheuchainn air 'ur foighidinn, 's cha bhi sibh buailteach do leithid a bhròn 's a tha sibh a' mothachadh an tràths, gu bràth tuille. Fathast tamull beag, agus thig crioch air na nithibh so uile. Uime sin, cumaibh air 'ur 'n aghaidh mar dhream a tha 'g earbsa a leithid sin a là iubile aig laimh.

Agus mar so chuir mi crioch air an dara ceann do 'n teagaisg so, ni is e bhi cuir impidh oirbh peacadh a bhròin neo-mheasarra a sheachnadh.

III. Theid mi nis air m'aghaidh chum an treas ni a rùnaich mi, eadhon, a bhi toirt as an rathad nan leithsgeulan à th'agaibh air son a bhròin neo-mheasarra so. Tha e nadurach do dhaonibh, seadh, do dhaoinibh maith, a bhi 'gan saoradh féin o ana-measarrachda, no aig a chuid is lugha bhi 'gan lughdachadh, le bhi cumail a mach gur e dian theas an aignidhean is coireach ris, mar nach biodh iad a dh'easbhuidh réusan agus aobhar ni 's leoir chum an leithsgeul a ghabhail. Ma bhios iad so air an làn fhreagairt, agus ma dhearbhar e aon uair air an anam, agus ma dh'fhagair e gun leithsgeul air son a pheacaidh, an sin tha e air an rathad cheart chum bhi air a leigheas, an ni is e phùinc mu dheireadh a th'air a rùnachadh anns an leabhair so.

Uime sin, is e mo ghnothach aig an àm, na cunnuilean so a riarachadh, agus na h-aobhairean sin a fhreagairt a tha mar is tric air an tagairt anns a chuis so, mar leithsgeul air son ar bròn ana-measarra, a thaobh càll ar' cairdean. Agus ged a bheir mi a chùis air a h-aghaidh a réir a chèum dhàimh a tha air ainmeachadh anns a bhònn theagaisg, gidheadh, tha e cheart co freagarach do gach ceum dàimh eile.

*Leithsgeul* 1. Tha thu 'gam caralachadh-sa le iomadh aobhar cudthromach a chum buille thròm so Dhe a' ghiulan le ciùineachd agus striochdadh tosdach ; ach 's beag is aithne dhuit ciod an lot a tha m' anam a faireachadh an tràthsa uaipe. Bu leanabh iomadh urnuigh an leanabh so ; bu Shamuel air iarraidh o 'n Tighearna e, agus cho'dhuin mise 'n uair a thugadh dhomh e, gu'n d'fhuair mi annsan freagradh iomadh urnuigh ; ach a nis tha mi a' faicinn nach bu ni sam bith e, ach nach robh sùim aig Dia do m' urnuigh-sa air a shon ; ni mò nach d'thugadh dhomh e mar an tròcair shònruichte sin ris an robh dùil agam. Cha 'n e mhàin gu

bheil mo leanabh màrbh, ach tha m' urnuighean aig an àm cheudna air an dùnadh a mach agus air an diultadh,

*Freag.* 1. B'e sin do dhleasdanas, a bhi 'g urnuigh air son do chloinn mu 'n robh iad agad; agus mar robh thu 'g urnuigh air an son le treibhdhireas cridhe, a' fagail gu toil Dhé an toirt na 'n aicheadh, saoghal fada na goirid a bhuilleachadh orra, a réir 's mar chitheadh esan iomchuidh, b'e sin do pheacadh-sa: cha bu chòir dhuitse crioch a chuir roimh Aon Naomh Israeil, na bhi cur riaghailtean fa chomhair, na cùmhnantachadh ris air son an ùine bu mhiann leat do shòlasan o 'n leth muigh a shealbhachadh. Ma 's ann mar sin a rinn thu, b'e do choire féin a bh'ann, agus is ceart a rinn Dia do chronachadh leis a bhuille so: ma tha thusa air dhoigh cheart agus iriosal aig urnuigh, a' fagail araon an tròcair a bha thu 'g iarraidh, agus an t'àm a bhiodh i air a fagail agad gu toil Dhe mar bu chòir dhuit; an sin cha 'n 'eil ni sam bith ann am bàs do leinibh a tha cuir an aghaidh fior bhrìgh agus rùn t'urnuigh.

*Freag.* 2. Feudaidh t'urnuighean a bhi air am freagairt, ged bhiodh an ni a ta thu ag iarraidh ann air a chumail air ais, seadh, no ged a bhiodh e air a thoirt car ùine bhig, agus air a ghearradh air falbh an deigh sin. Tha ceithir dòighean anns am bheil Dia a' freagairt urnuighibh; 1. Le bhi air bàll a' deōnachadh iarrtas na h-urnuigh, Dan. ix. 23. 2. Le bhi a' cur dàil ann am freagradh na h-urnuigh ré seal, agus an deigh sin 'ga freagairt, Luc. xviii. 7. 3. Le bhi cumail air ais na tròcair a tha thu 'g iarraidh, agus an àite sin a' builleachadh tròcair ni 's ro fheàrr ort, Deut. iii. 24. air a choimeasachadh ri Deut. xxxiv. 4, 5. No 'san àite ma dheireadh, le bhi toirt foighidinn duit chum an uireasbhuidh agus an càll a ghiulan, 2. Cor. xii. 9.

A nis, ma thug an Tighearn air falbh do leanabh.

no do charaid, agus an àite sin gu 'n d'thug e dhuit cridhe ciùin, sàmhach, chum striochdadh gu h-umhail d'a thoil, cha ruig thu leas a' ràdh, gu 'n do dhùin e a mach do ghlaodh.

*Leithsgeul* 2. Ach chàill mise leanabh gaolach, umhail, agus ro ghràdhach, aon a bha àluinn agus taitneach; is cridhe cloiche nach leaghadh gu deòir air son càll aon cho ionmhuinn, agus cho spéiseil 's a bha an neach so. Oh! is càll ro mhòr an càll so.

*Fhreag.* 1. Mar bu ghràdhaiche agus bu ro thaitniche bha t-fhear dàimh, 's ann is ro bharraichte bhios t'fhoighidinn agus t'-aontachadh le toil Dhé 'na bhàs; mar bu ghràdhaich esan, 's ann is ro mho t-fhéin-aicheadhs'; agus mar is mo t-fhéin-aicheadhs', 's ann is ro mhò an tomhas gràis. Ged bhiodh e mìle uair ni b'ionmhuinn agus ni bu ro thaitniche na bha e, cha robh e ro mhath gu bhi air a dhiùltadh do Dhia. Air an aobhar sin, ma tha da rireadh aig umhlachd do thoil Dhé toiseach air aignibh nàdurach, agus gu bheil thu ag amharc air foighidinn agus striochdadh do thoil Dhé mar chuspairean a tha mòran ni 's maisiche nan t-seilbh is taitniche agus is ro ionmhuinne tha air thalamh, feudaidh gu 'n tionndaidh e a mach dhuitse mar dhearbhachd air fìrinn agus neart gràis, gur urrainn thu, coslach ri Abraham, dealachadh ri leanabh 'gam bheil gràdh cho mòr agad, ann an umhlachd do thoil do Dhé, 'gam bheil do ghràdh ni 's ro mhò.

*Freag.* 2. Ged is fheudair aideachadh gur gibhtean math o laimh Dhé àillteachd agus maise cloinne agus luchd-daimh, gidheadh cha 'n 'eil annt' ach gibhtean cumanta, agus gle thric a' teachd gu bhi nan ribeadh, agus nithe annta féin nach 'eil ach nan nithe caochlaideach diombuan, agus air an aobhar sin cha 'n 'eil an càll na antromachadh cho mòr air do bhròn 's a tha thu cumail a mach.

Tha mi 'g ràdh cha 'n 'eil annt' ach gibhtean cumanta; bha Eliab, Adoniah, agus Absalom, do chruth cho àillidh ri h-aon a bh'ann r' an linn. Seadh, cha 'n e a mhàin gu bheil e cumanta do na h-aingidh, maille ri pobull Dé, ach tha e mar an ceudna cumanta do ainmhidhibh cho math ri daoinibh, agus do mhòran a tha toirt barrachd ann, tha e teachd gu bhi na bhuaireadh: bhiodh anama cuid ni bu mhaisiche agus ni bu ro ghràdhaiche, nam biodh an cuirp ni bu duaichnidh. A thuilleadh air sin, cha 'n 'eil ann ach luibh a tha fo bhlàth 'na mhìos, agus a sheargas an sin. Uime sin, cha bu chòir d' an ni sin a bhi air a mheas na aobhar cho cudthromach, chum do thrioblaid antromachadh.

*Freag.* 3. Ach ma chaidil do charaid ann an Iosa. taisbeanair e deich mìle uair ni's maisiche ann am maduinn na h-aiseirigh, na bha e riamh anns an t-saoghal so. Co is foirfe agus is gloine a bhios do na naoimh anns an aiseirigh? "An sin dealruichidh na fìreana mar a' ghrian ann an rioghachd an Athair," Mata xiii. 43. Anns an dòchas so tha sinn a' dealachadh riu, uime sin giulanaibh sibh féin freagarach do bhur 'n earbsa.

*Leithsgeul* 3. Oh! ach ghearradh air falbh mo leanabh-sa leis a bhàis, 'n uair bha e teachd fo bhlàth; cha d' rinn mi ach fhaicinn, a ghràdhachadh, agus an sin dealachadh ris; nam b'e 's gu 'n shealbhaich mi e ni b'fhaide, agus gu 'n robh ùine agam chum millseachd a leithid sin a shealbh a dheoghal, bhiodh e ni b'fhusa dhomh a ghiulan; ach bha aireamh a mhìosan agus a bhliadhnachan maille riumsa cho tearc, 's nach d' rinn iad ach a mhàin dòchas a chur air chois annamsa, a bha gu h-ealamh, agus uime sin gu ro thruagh air a mhealladh.

*Freag.* 1. An do bhàsaich do chàirdean òg, nan do

sgaoileadh co'cheangal dàimh air bith eile gu h-inbhe bhig co luath 'sa rinneadh e? Na biodh so air a mheas leatsa na eallach co do-ghiulainte; oir ma tha aobhar agad a bhi 'g earbsa gu 'n do bhàsaich iad ann an Criosd, an sin bha iad beò fada gu leōir anns an t-saoghal so. Is ceart a tha e air a' ràdh, gu 'n sheòl e fada gu leòir a bhuannaich an caladh; agus gu 'n chòmhraig e fada gu leòir a choisinn a bhuaidh; ruith e fada gu leòir a rainig ceann na réis, agus bha e beò fada gu leòir air thalamh (ge b'e co gearr sa bha laith-ean), a bhuannaich neamh mu dheireadh.

*Freag.* 2. Mar is luaithe bhàsaich do charaid, 's ann is lugha chur e 'n gnìomh do pheacadh, agus a mhoth-aich e do bhròn. Ciod is urrainn thu fhaicinn anns an t-saoghal so ach peacadh agus bròn? Is sochair shònruichte turus aithghearr fhaotuinn troimhe chum glòir. Gu cinnteach, cha 'n 'eil an saoghal na àite co taitneach 's gu 'm bu chòir do Chriosduidhean, air an son féin no air son an càirdean, miannachadh còmhn-uidh a ghabhail ann car aon uair ni 's fhaide na tha iomchuidh a chum an ullachadh air son saoghal ni 's feàrr.

*Freag.* 3. Is barail fhaoin agus amaideach a bhi smuaineachadh gu 'm biodh an dealachadh ni b'fhusa, nan do shealbhaich thu iad ni b'fhaide. Mar a b'fhaide shealbhaicheadh tu iad, 's ann bu treise bhiodh do ghràdh dhoibh. Feudaidh plànndan òg agus anmhuinn a bhi air a spionadh suas le laimh neach; ach 'n uair a sgaoileas agus a ghramaicheas a fhreumhan ré mòran bhliadhnachan 'san talamh, feumaidh e iomadh buille chruaidh agus tarruing laidir chum a spionadh as a bhun; tha na h-aignidhean coslach ris na freumhaibh talmhainn so, cha 'n 'eil ni sam bith is mò a neartaich-eas agus a dhaingnicheas iad na cleachdadh agus seilbh

fhada: tha e mòran ni 's fhusa dealachadh riu a nis, na bhiodh e an deigh so, ciod air bith a tha thusa smuaineachadh. Gidheadh bu chòir da so do riarachadh, gur e àm Dhé àm is feàrr.

*Leithsgeul* 4. Oh! ach chàill mise na h-uile ann an aon, b'e m' aon duine cloinne e, cha d' fhàgadh a h-aon agam a chum a bhearn a dheanamh suas, agus a dheanadh an àirde an càll; nam b'e 's gu'n d'thugadh Dia clann eile dhomh anns an gabhainn co'fhurtachd, cha bhiodh an càll cho mòr; ach an t-iomlan a chàll le aon bhuille tha e do-ghiulainte.

*Freag.* 1. Cha'n 'eil an diadhachd a ceadachadh do Chriosduidhibh labhairt mu bhàs an luchd-dàimh ionmhuinn, le focal cho cruaidh ris gu'n *chàill* siad iad. Cha'n 'eil iad air an càll ach air an cuir romhaibh. Is maslach an ni do Chriosduidh a bhi ar a chronachadh le aon do na cinnich air son a leithid sin a dh'fhocal mi-chiatach. Is leòir e chum air cuir gu rughadh gruaidh a bhi leughadh an ni thubhairt a h-aon do na cinnich anns a chùis so. "Na abair gu bràth (ars' Epictetus) gu'n chàill thu dad, ach gu bheil e air a thoirt air ais. Am bheil do mhac màrbh? Cha'n 'eil e ach a mhàin air aiseag air ais. Am bheil t'oighreachd air a toirt uait? Tha ise mar an ceudna air pilleadh gu h-uachdaran dligheach." Agus beagan an deigh sin tha e 'g ràdh, "Biodh na h-uile nithe mar is toil leis na Dée."

*Freag.* 2. Cha'n 'eil e na chainnt fhreagarach a bhi 'g ràdh gu'n chaill thu na h-uile ann an aon, mar e 'n aon sin Criosd, agus air dhuit esan fhaotuinn aon uair, cha'n urrainn thu a chàll gu bràth. Gun teagamh 'se tha thu ciallachadh gu'n chàill thu na h-uile co'fhurtachd do'n ghné sin: agus ciod ged a chàill? Nach 'eil mòran do shòlasaibh air am fagail fathast do sheòrsa ni's àirde

agus do nadur ni's luachmhoire agus ni's ro maireann-aiche? Mar 'eil tuilleadh agad do'n t-seòrsa sin, gidheadh co fhad sa tha ni's fearr agad, ciod an t-aobhar aoibhneis nach 'eil agad!

*Freag.* 3. Anns a ghearan so tha thu ro choslach ri muinntir an t-saoghail; cha'n aithne dhoibhsan càll aon cho'fhurtachd a dheanamh 'n àirde, ach le aon eile do'n nàdur cheudna, a dh'fheumas a bhi air a chuir 'na àite a dheanamh suas a bhearn: ach nach 'eil doigh air bith eile agad chum do chàlldach a dheanamh suas; nach 'eil Dia agad tha lionadh àite creutair air bith a tha 'gad fhagail? Gu cinnteach b'fheàrr a fhreagar-adh so do dhuine aig am bheil a chuibhrionn anns a bheatha so, na do h-aon a tha 'g aideachadh gur e Dia uile anns na h-uile.

*Leithsgeul* 5. Oh! ach cha 'n e a mhàin gu'n d'thug-adh m' aon ghin cloinne air falbh, ach cha 'n 'eil dùil agam, ni mò tha e coslach, gu 'm faigh mi h-aon eile na àite: feumaidh mi nis amharc orm féin mar chraoibh thioram, nach fhaigh co'fhurtachd gu bràth tuilleadh ann an clann, ni a tha na smuain ro chràiteach.

*Freag.* 1. Ged bhiodh a chùis mar sin, nach 'eil dòchas na earbsa ri leanabh eile air fhagail agad: gidheadh ma tha dùil agad ri nithibh is fearr na clann, cha'n 'eil aobhar agad a bhi air do thilgeadh sios; beannuich Dia airson dòchais ni's àirde agus ni's luachmhoire na iad sin, ann an Isa. lvi. 5. Tha 'n Tighearn a' toirt sòlais dhoibhsan aig nach robh dùil ri mic na ri nigheanaibh le so, " Gu'n d'thoir e dhoibh 'na thigh agus an taobh a stigh d'a bhallachan, àite, agus ainm, ni's feàrr na ainm mhac agus nighean; eadhon ainm siorruidh nach gearrar as." Ged bhiodh t'earbsa mu chlann, no o chlann air an gearradh as, tha trocairean ni's fearr agus dochais ni's luachmhoire na

iad sin ann; gidheadh ma tha do dhōchas siorruidh cinnteach, agus a leithid a dhòchas nach nàraich thu, cha bu chòir dhuit bhi cho mòr air do thilgeadh sios.

*Freag.* 2. Mar àill le Dia gu 'n co'sheasamh do shòlasan ni's fhaide ann an clann, uime sin rùnaich an suidheachadh air féin, agus cha bhi aobhar agad gearan gu bràth air càll le leithid sin a mhalart. Gheibh thu ann an Dia an ni sin nach 'eil ri fhaotuinn anns a chreutair; bheireadh aon uair do cho'chomunn ris-san ni bu mhò shòlas dhuit, na shealbhaich am pàranta bu shona riamh o 'chlann; bheir thu umha an iomlaid air son òir, diomhanas a theid am mugha air son òirdheirceas dhaingean agus mhaireannach.

*Leithsgeul* 6. Ach 's iongantach cho obann 's a bha a bhuille, cha d'thug Dia ràbhadh sam bith a chum ullachadh air son na deuchainn so; chuir am bās ughdarras an gniomh, cho luath 's a fhuair e an t-òrdugh. Chaidh m'fhear-pòsda gaoil, mo bhean-phōsda, no mo leanabh, a spionadh gun fhios as mo ghàirdeanaibh le buille obann; agus tha so a' deanamh mo bhuille ni 's truime na mo ghearan.

*Freag.* 1. B' ann gu mòr dhe d' choire féin gu 'n robh bàs t'fhear-dàimh dhuit cho iongantach agus obann, bu chòir dhuitse bhi gnà smuaineachadh air cho caochlaideach 'sa bha e, agus gach làth a' sealltuinn air son a bhi air do dhealiachadh ris. Bha fhios agad nach robh ann ach sòlas bàsmhor 'na staid a b'fheàrr; agus cha 'n 'eil e na ni cho iongantach a bhi faicinn sin màrbh, a bha fios agad a bhi cheana bàsachadh. Os barr, chuala tu na caochlaidhean sin a séirm anns na teaghlaichibh mu 'n cuairt duit; chunnaic thu gu tric aithrichean agus maithrichean eile, fir-phòsda agus mnathan-pòsda, ag giulan a mach am mairbh; agus ciod a th' annta sin uile ach rabhaidhean air an toirt dhuitse bhi ga t'ullachadh

air son an leithid sin a dheuchainean? Gu cinnteach, b'e do mhi-chùram agus do dhearmad féin a rinn an àmhghar so cho dosguinneach a' d' shealladhsa, agus is aithne dhuit féin co a tha ri choireachadh 's an ni sin.

*Freag.* 2. Tha eadar-dhealachadh mòr eadar bàs obann naoidheana agus muinntir air teachd gu aois; feudaidh mòran obair a bhi aig an dream mu dheireadh ri deanamh, aithreachas air son iomadh peacadh gniomh ri ghabhail, agus mòran dearbhaidhean air an còir ann an Criosd r' an rànnsachadh, agus r' an deanamh soilleir, a chum a bhàis a' dheanamh ni 's socraiche dhoibh, agus mar sin bu chòir dhoibhsan a bhi 'g urnuigh bhi air an gleidheadh o bhàs obann. Ach tha staid naoidheana nach 'eil a' cur an réusan an cleachdadh, ag eadar-dhealachadh gu mòr uaithe sin; cha 'n 'eil a leithid sin a dh' obair aca-san ri deanamh; cha 'n 'eil aca ach a mhàin ri dol troimh na bhàs; tha na h-uile ni tha air a dheanamh air son an slainte-san, air a dheanamh orra air bàll le Dia. Air dhoigh 's gur aon ni co aca bhios am bàs-san luath no màll.

*Freag.* 3. Tha thu gearan air cho obann 's a bha bhuille; ach bithidh neach eile ullamh gu ràdh, na'n do bhàsaich mo charaid-sa air an doigh sin, cha bhiodh mo bhrònsa cho antromaichte 'sa tha e nis: chunnaic mise iomadh bàs air còmhlachadh ann an aon; chunnaic mi e teachd air aghaidh a lion cuid agus cuid air m'fhear-dàimh gaolach, a mhothaich gach ceum do'n bhàs, mar a bhuadhaich e air, neach a ghlaodh gu minic, maille ri Iob, iii. 20, 21, 22. "C'ar son a thug e do 'n truagh sòlus, agus beatha dhoibhsan a ta ann an searbhas anama? A tha gabhail fadail air son a' bhàis, ach cha 'n 'eil e a' teachd; agus a chladhaicheas air a shon ni 's mò na air son ionmhasa folaichte: A ni aoibhneas ro mhòr, a ni luathghaire 'n uair a gheibh iad an uaigh."

An ni sin a tha thusa saoilsinn mar ghath do thrioblaid, mheasadh muinntir eile e mar fhabhair agus mar shochair. Cia lion athair agus màthair theò-chridheach, agus luchd-dàimh eile, a ghràdhaich an càirdean cho mòr ribhse, a bh'air an co'eigneachadh gu'n glùnaibh cha b' ann air son aobhar air bith eile ach so, a ghuidhe air an Tighearn an dealachadh a luathachadh, agus crioch a chur air a bhrōn sin a bha dhoibhsan ni bu ro chràitiche na bròn airson nam màrbh.

*Leithsgeul.* 7. Tha thu 'gam earalachadh-sa gu bhi measarra 'nam bhròn, agus tha fios agam gu'm bu chòir dhomh a bhi mar sin; ach cha'n aithne dhuit cia mar tha a chùis maille riumsa, tha gath anns an trioblaid so nach 'eil neach air bith a mothachadh ach mi féin: agus Oh cia do-giulainte 'sa tha e nis! rinn mise dearmad air meadhonaibh iomchuidh a chleachdadh ann an tràth chum beatha chaomhnadh, no cha do ghnàthaich mi iad gu ceart. Tha mi nis a' faicinn gu'n d'rinneadh a leithid a dhearmad, no leithid a mhearachd ann an cleachdadh nam meadhona, 's nach urrainn mi chreidsinn nach do luathaich iad sin gu mòr an càll goirt a tha mi nise ('n uair tha e tuilleadh is anmoch) a' caoidh. Oh mo neo-churam, Oh mo dhi-foighidinn, agus mo chion aire! Cia mar tha mo choguis 'gam' bhualadh a nis air son m' amaideachd? Agus le so ag antromachadh m'eallach thar na's gnàth le muinntir eile fhaireachadh. Na'n robh mise gu tràthail air meadhona iomchuidh a chleachdadh agus nan do chum mi dlù ris na riaghailtibh agus ris na comhairlibh sin a b'urrainn iadsan a bha comasach agus mean-eolach a sheòladh, dh'fhaodadh an tràths' fear-pòsda, beanphòsda, na leanabh beò bhi agam; ach a nis cha 'n e a mhàin gu'n d'thugadh air falbh iad, ach tha mi ullamh gu bhi smuaineachadh gu'n chuidich mi féin gu sin a

dheanamh. Gu cinnteach, cha 'n 'eil bròn sam bith coslach ri mo bhrònsa.

*Freag.* 1. Ged tha e na eacoir dearmad agus tàir a dheanamh air na meadhonaibh a th' air an òrduchadh le Dia chum slainte aiseag, gidheadh cha lugha an t'olc a bhi cur iomadaidh as an leth, no bhi 'g earbsa tuille 'sa chòir asda. Tha na meadhonan is feàrr a th' anns an t-saoghal, lag agus neo-eifeachdach, a dh'easbhuidh beannachd agus cuideachadh Dhé; agus cha 'n 'eil a bheannachd no 'n cuideachadh sin gu bràth aca, ach 'n uair a thig àmsa; agus a thaobh cor do charaid, tha e soilleir leis na thachair, gu 'n robh e air lànteachd. Air dhoigh 's ged bhiodh aig do charaid na lighichean is feàrr a th' anns an t-saoghal, cha bhiodh eifeachd air bith annta. Cha 'n 'eil an ni so tachairt ach ann do chorsa, a tha faicinn ciod i toil Dhé anns a chrioch; agus cha 'n fheud e bhi air a ghabhail mar leithsgeul, le neach air bith, am feadh 'sa tha chùis a fantuinn ann an teagamh agus neo-chinnteach, mar is tric leis a bhith ann an àm euslaint.

*Freag.* 2. Nach 'eil sibh gu mi-chothromach 'g ar dìteadh agus 'g ar coireachadh féin air son an ni sin nach b'e gu firinneach 'ur cionta no 'ur dearmad? Chithear ni 's feàrr cia fhada tha sibh ciontach anns a chùis so, le bhi coimeasachadh na staid anns am bheil sibh a nis, ris an staid sin anns an robh sibh 'n uair nach robh 'ur caraid ach a mhàin air a ghlacadh le tinneas; agus 'n uair a bha sibhse ann an amharus mu thimchioll, ciod i 'ur dleasnas, agus an doigh a b'fheàrr dhuibh a ghabhail. Theagamh gu 'm faca sibh co liuthad a' bàsachadh ann an làmhaibh lighiche, agus co liuthad air an aiseag chum an slainte as an eugais, 's gu 'n mheas sibhse ni bu tearuinnte do 'r caraid a bhi dh'easbhuidh nam meadhonan sin, na bhi air a chuir ann an cunnart leo.

No ma chaidh iomadh doigh agus seoladh òrduchadh agus a ghabhail, agus gu bheil sibhse nis a' faicinn 'ur mearachd ann a bhi roghnachadh a ni sin bu neo-iomchuidh, agus ann an dearmad an ni bu shàbhailte agus bu ro choslaiche: gidheadh a thaobh 's nach do mheas sibh e mar sin aig an àm sin, ach gu 'n lean sibh an solus a b'fheàrr a bh' agaibh a chum 'ur treòrachadh, bu ni ro mhi-cheart a bhi cuir coire oirbh féin, a chionn gu 'n roghnaich sibh am meadhon sin a mheas sibh an tràth sin a bhi ceart, co aca bha e mar sin ann féin no nach robh.

A bhi feargach ribh féin air son an ni a rinn sibh, no dh'fhàg sibh gun deanamh, a réir 'ur breithneachadh agus 'ur tuigse aig an àm sin, a chionn gu bheil a chùis féin a' cuir solus dhuibh air a nis air chaochladh doigh 'sa bha e roimhe, is e sin (tha mi 'g ràdh,) a bhi fo thrioblaid, nach 'eil annaibh ach daoine, no nach 'eil sibh mar Dhia, a tha a mhàin comasach air cùisibh agus nithibh ri teachd a roi'-fhaicinn; agus gu 'n d' rinn sibhse mar bu chòir do na h-uile creutair reusanta a dheanamh, a réir a bheachd is soilleir a th' aca, aig àm agus tràth na deuchainn.

*Freag.* 3. Gu bhi co'dhùnadh, tha aimsirean mòr thrioblaid gu tric na 'n aimsirean mòr bhuaraidh, agus is gnàth le Satan aig a leitbid sin a dh' àm a bhi cuir ni 's mò pheacaidhean as ar leith na d' am bheil sinn da rireadh ciontach: agus mar an ceudna toirt air na nithibh sin a bhi sealltuinn mar pheacaidh, nach faighear mar sin an deigh am mean-rannsachadh.

Gu cinnteach, nan robh do dhearmad no t'fhaillinn le t'fhiosrachadh no le do dheòin, no na 'n do mheas thu da rireadh beagan airgiod (air dhuit bhi comasach air a thoirt), ni bu luachmhoire na beatha t'-fhear-dàimh, agus na 'n do roghnaich thu so a chuir ann an cunnart,

roimh dealachadh ri sud, cha 'n 'eil teagamh ma ta nach robh mòran olc peacaidh coi'mheasgta ri d' àmhghairibh: agus is ceart a dh'fheudas do choguis do bhualadh air a shon, mar do pheacadh. Ach anns a chùis eile tha ni 's ro choitchionn, agus a tha mi a' smuaineachadh is e do chorsa; is dìteadh fealltach e, agus bu chòir dhuitse bhi cuir an aghaidh an rùin a th' aig Satan ann. Breithnich leis a bhròn a tha thu nis a' mothachadh air son do charaid, ciod an inbhe anns an robh e gràdhach dhuitse, agus ciod nach d'thugadh tu gu toileach 'an eirig air son a bheatha, nan dioladh airgiod i. Breithnich, tha mi 'g radh, leis a so, co beag bònn 'sa th' aig a chùis-dhitidh a tha Satan a nis a' cur as do leth: agus thusa bhi ro ullamh ga chreidsinn.

*Leithsgeul* 8. Ach tha m'àmhgharan-sa do nàduir ni 's àirde agus ni's antromaichte. Tha mo leanabh, no mo charaid, air dol a dh'ionnsuidh na siorruidheachd, agus cha 'n 'eil fhios agam-sa cia mar tha chùis maille ri 'anam. Nam bithinnse cinnteach gu bheil m' fheardàimh maille ri Criosd, bhithinn sàmhach: ach tha m'eagal nach ann mar sin a tha a chùis 'g am' shàruchadh. Oh! is uamhasach a ni bhi smuaineachadh air dìteadh aon co dlù dhomh.

*Freag.* 1. Ceadaich do 'n chùis a bhi mar tha thu 'g ràdh, gu bheil aobhar agad a bhi fo eagal mu staid shiorruidh do charaid gaoil, gidheadh tha e ro mhichiatach dhiuts', eadhon 'na leithid so a chor, a bhi tagradh no gearan an aghaidh an Tighearna.

Tha mi 'g aideachadh gu bheil e na dheuchainn chruaidh agus ghrathail, agus nach 'eil cor sam bith cho craiteach agus cho géur ris do anam ghràsmhoir. Cha 'n 'eil nam bàs ach neo-ni ann an coimeas ri so; ach gidheadh ma 'se 's gu bheil eagal an Tighearn ort, 'se mo bharailse gu 'm bu chòir do àrd-uachdaranachd

chinnteach-sa os an ceann, agus a ghràdh sònruichte agus a thròcair dhuitse, thusa a chuir sàmhach anns a chùis sin.

*Air tùs.*—Ard-uachdaranachd chinnteach os an ceann, Rom. ix. 20, "Cò thusa, Oh a dhuine, a ta tagradh an aghaidh Dhé?" Tha e labhairt mu nithe bhuineas do 'n taghadh bhith-bhuan agus do 'n dìteadh shiorruidh. Ciod mar bi an Tighearna gràsmhoir doibhsan a tha cho ionmhuinn leinne? An d' rinneadh cron dhoibhsan no dhuinne, le sin?—Chaidh dithis mhac Aaroin a ghearradh as ann an dearbh ghniomh a pheacaidh le làimh neo-mheadhonach an Tighearna, agus gidheadh dh'fhan esan na thosd, Lebh. x. 3. Dh'innis Dia do Abraham gu soilleir nach biodh an co'cheangal air a dhaingneachadh ann an Ishmael, airson an d'rinn esan urnuigh cho dùrachdach, "O gu maireadh Ishmael beò a' t' fhianuis!" Agus bha fios aige nach robh slainte a mach as a cho'-cheangal, agus gidheadh shuidh e sios gu tosdach fo eagal an fhocail so.

*Freag.* 2.—Ach guidheam ort thoir fainear stéidh t' eagail, co dhiubh is ann o' d' mhòr-churam airson sonas siorruidh do charaid a tha e teachd, no o innleachdaibh Shatain, a rùnachadh le so thusa shàruchadh agus a shlugadh suas le faoin bharail, cho math agus le cùis chinnteach: tha dà chor ann anns am feud t'eagal a bhi teachd o t' aignidhibh féin, no o bhuairibh Shatain.

*Air tùs.*—Mu bhàsaich t' fhear-dàimh òg, mu 'n d'-rinn e ni sam bith a mhilleadh do dhòchas uime: no,

'*S an dara àite,* Mu bha e air fàs suas, agus ann an cuid gealltuinneach; ach a mhain cha d' thug e 'na bheatha no aig a bhàs dearbhadh sam bith air gu'n shealbhaich e gràs, leis an t' soilleireachd sin bu mhath leatsa.

A thaobh staid naoidheana gu coitchionn, cha bhuin e dhuinne bhi toirt breith air an cor, agus do 'n taobhsan a thainig o aithrichibh cumhnanta thigeadh dhuinne beachd charthanach a bhi againn diubh; tha 'n sgriobtuir a' labhairt gu fàbharach mu 'n timchioll.

Agus d' an taobhsan a tha air teachd gu aois, a chaidh as o thruaillidheachd an t' saoghail, agus a rinn coguis do 'n pheacadh agus do 'n dleasnas, ged nach do thaisbein iad riamh gu 'n robh an ni bu mhath leatsa annta; gidheadh mar ann an Abiah ōg "feudaidh gu 'n d' fhuaradh annta ni math a thaobh an Tighearna," dha nach d'thug thusa riamh an aire. Feudaidh urram dha t' ughdarras-sa, béusachd agus saidealtas, easbhuidh saorsainn inntinn, agus iomadh ni eile, feudaidh iad sin an ceud thoiseach anfhann sin do ghràs a th' ann an clann, fholach o aire aithriche agus mhaithriche. Dh'fheudadh Dia sin fhaicinn annta nach fhaca tusa riamh; cha 'n 'eil e deanamh tàir air là nan nithe beaga. Ciod sam bith mar a ta e, tha e nis dheth do chùram, agus 'se 'bhuineas dhuitse bhi tionndaidh na trioblaid so chum do leas féin, 's cha 'n e bhi toirt breith no barail air an corsa, ni nach buin dhuitse ach do Dhia.

*Leithsgeul* 9. Oh! ach pheacaich mise anns an fhear-dàimh so, agus rinn Dia a nis mo pheacadh a smachdachadh le bhi 'gar dealachadh. Oh, arsa neach, bha mo chridhe ro mhòr suidhichte air, rinn mi eadhon iodhal dheth, b'e sin mo pheacadh; agus arsa nach eile, cha robh gaol gu leòir annamsa, agus cha do ghràdhaich mise mo charaid, aig a chuid is lugha cho spioradail 's bu chòir dhomh, b'e sin mo pheacadhsa. A nis tha Dia 'g am fhiosrachadh air son gach dearmad, agus coire bh' annamsa thaobh m' fhearr-dàimh.

*Freag.* 1. Cha 'n 'eil neach sam bith cho foirfe ann an naomhachd, 's nach 'eil e failneachadh agus a tighinn gearr ann am mòran nithibh a bhuineas d'a dhleasnas a thaobh a chàirdibh. Agus gu bhi labhair mar tha a chùis, tha truaillidheachd an neach is ionraice cho mòr air fhaotuinn a mach ann an so, ri ni sam bith eile ; agus is ni gnàthaichte leis a choguis, cha 'n e mhàin a bhi 'ga'r diteadh-ne airson an tuislidhean ach a bhi 'ga 'n antromachadh gus a chuid is fhaide mach, 'n uair a tha Dia a' deanamh an dealachaidh. Air dhoigh 's nach 'eil ann an so, ach ni a tha gu tric air fhaireachadh le muinntir ann do chor-sa.

*Freag.* 2. Ceadaich do'n chùis a bhi, mar tha thu 'g ràdh, gu 'n do chlaoidh Dia thu airson do pheacaidhean, agus gu 'n d' atharraich e 'n solas sin uaitsa dheth 'n d' rinn thu iodhal, agus a ghràdhaich thu tuille 'sa chòir ; gidheadh cha 'n 'eil aobhar airson gu'm biodh tu air do thilgeadh sios cho mòr fo do thrioblaid, oir feudaidh e bhith, agus tha e coslach gur ann o ghaol agus o churam mu t-anamsa thainig so uile, Taisb. iii. 19. Tha e 'g innseadh dhoibhsan a tha fo thrioblaid chum an co'-fhurtachaidh, " A mheud a's is ionmhuinn leam, cronaicheam agus smachdaicheam." Cia mò gu mòr is fearr dhuit an toil-inntinn do 'n robh thu a' deanamh iodhal a bhi air a thoirt uait ann an tròcair, na gu 'n abradh Dia mu d' thimchioll mar thuirt e mu Ephraim, Hos. iv. 17, " Tha e air a dhlù-cheangal ri ìodhalaibh, leig leis!"

Oh ! is feàrr dhuit gu'm biodh t'athar a nis a' meas t' amaideachd dhuit leis an t-slat 'na làimh, na gu 'm biodh e 'g ràdh mu d' thimchioll mar tha e 'g ràdh mu chuid, leig leo dol air an aghaidh, cha bhac agus cha chronaich mi iad air son an caithe-beatha mi-naomh, ach ni mi cunntas riu fadheoidh ann an ifrinn airson an iomlain.

*Freag.* 3. Agus a thaobh do dhìteadh ort féin a nis; gur ann o easbhuidh gràdh dha t-fhear-dàimh, a thainig a bhi deanamh dearmad air do dhleasnas; feudaidh am bròn a thaisbean thu anns an dealachadh a dhearbhadh cia cho mòr 's a ghràdhaich thu do charaid: Ach mur robh do ghaolsa dha cho spioradail agus cho fiorghlan, 's gu 'n do ghràdhaich agus gu 'n do shealbhaich thu e ann an Dia; b'e sin gu'n teagamh do pheacadhsa, agus peacadh a mhòr-chuid do Chriosduidhean; air son am bu chòir araon dhuitse agus do na h-uile neach eile bhi iriosal.

*Leithsgeul* 10. Bheannuich Dia mi le òighreachd agus le sòlasaibh o 'n leth muigh 'san t-saoghal, nithe a shaoil leamsa fhagail aig mo shliochd; agus a nis cha 'n eil neach agam dh' am fag mi iad, ni mò tha taitneas sam bith agam ann a bhi smuaineachadh orra; tha rùintean mo chridhe air am mealladh, agus sòlas gach toil-inntinn eile a bh' agam air a mhilleadh ann an aon uair leis a bhuille so. Cia mar tha saothar agus cùram iomadh bliadhna air dol am mugha!

*Freag.* 1. Cia lion iad anns an t-saoghal, seadh, dheth do luchd eòlais féin dh' an do dhiult Dia, no o 'n d'thug e araon sòlasan cloinne, agus saibhreas saoghalta mar an ceudna? mu dh' fhag esan na tròcairean sin o 'n leth muigh agad, is còir duit a mhaitheas aideachachadh an sin, agus cha 'n e bhi deanamh tàir orra so, a chionn gu 'n d'thug e uait iad sud.

*Freag.* 2. Ged chaidh do chlann-sa 'thoirt uait, gidheadh tha mòran cloinne aig Dia anns an t-saoghal, a dh'fheudas tusa bhi beathachadh le sin a bhuillich esan ort, agus gun teagamh tionndaidh do chaoimhneas doibhsan gu cùnntas ni 's taitniche, no ged dh'fhàgadh tu òighreachd mhòr aig do shliochd féin.

Gu cinnteach cha 'n eil sinn air ar cuir do 'n t-

saoghal so gu bhi càrnadh suas ar beartas air son ar cloinne; agus ma tha thusa ro dhian anns an rùn so, feudaidh tu nis a bhi léughadh ceart cronachadh Dhé air t'amaideachd. Beannuich Dia, tha fathast cothrom agad air a bhi deanamh mòr sheirbhis dha le d' dheireibh; agus ma tha Dia ag àicheadh dhuit tuitearan eile, biodh do lamhan féin nan tuitearan agad gu roinn air uireasbhuidh nan naoimh; a chum 's gun d'thig beannachadh an dream a tha ullamh gu bàsachadh ort.

*Leithsgeul* 11. Oh! ach tha bhi cuimhneachadh air fhocalaibh milis, agus a gniemhara taitneach gle chràiteach dhomhsa.

*Freag*. 1. Gu ma feàrr le sin do chridhe thogail suas ri Dia ann am moladh, a chionn gu 'n d'thug e dhuit leanabh cho taitneach, agus cha 'n e bhi lionadh do chridhe le mi thoileachadh ri laimh-san ann a bhi 'ga thoirt air falbh. Cia lion athair agus mathair a th' anns an t-saoghal aig an d'thug Dia o 'n clann an tuigse agus an ciall, air dhoigh 's nach 'eil iad ag eadar-dhealachadh o na brùidibh, ach 'nan cumadh agus 'nan dealbh o 'n taobh a muigh? Agus cia lion iad a tha gle òg a tha leigeil ris nàdur cho rasgach, 's gur beag sòlas a dh'fheudair a bhi 'g earbsa asda?

*Freag*. 2. Cha 'n 'eil annta sin ach cùisean beag agus nithe suarach annta féin: ach leis na nithe beaga sin tha Satan a' toirt mu 'n cuairt innleachd laidir an aghaidh t-anma gu bhi 'ga thilgeadh sios no bhi 'ga at suas gu fearg. Agus gu cinnteach cha 'n e so do ghnothaich-sa aig an àm so; tha agad nithe ni 's cudthromaiche na briathra agus gniomhara cloinne ri thoirt fainear: a bhi rànnsachadh a mach crioch Dhé anns an trioblaid—a bhi claoidh na truaillidheachd a thainig ise a chronachadh, agus a bhi a' cur sàmhach do chridhe ann an aontachadh le toil Dhè; 's e so t-obair-sa

*Leithsgeul* 12. O ! arsa neach eile, tha Dia a' folach a ghnuis uam 'nam thrioblaid, tha e dorch 'san taobh stigh cho math 's an taobh muigh—agus tha so a' deanamh mo chor ro-bhrònach, gu mòr air mo thrioblaideachadh, agus gu tur air mo threigsinn.

*Freag.* 1. Ged nach 'eil co'fhurtachd fhaireachdail agad an tràthsa, gidheadh tha aobhar agad a bhi taingeil air son cuideachadh gràsmhor. Ged nach 'eil solus gnuis Dhé a dealrachadh ort, gidheadh tha thu mothachadh a ghàirdeanan siorruidh fodhad; tha curam Dhé ag oibreachadh air do shon, 'n uair a tha sòlasan Dé air an tarruing air falbh uait.

*Freag.* 2. Cha 'n ni nuadh no neo-ghnàthaichte Dia bhi folach a ghnùis ann an àm trioblaid, mhothaich na naoimh is ro ionmhuinn do Dhia e, seadh, mhothaich a mhac féin e, neach ann an dòimhne àmhghair o 'n taobh stigh agus o 'n taobh muigh, 'n uair a ghairm tònn air thònn, nach do shealbhaich na dearbhaidhean milis agus faireachdail sin do shòlas o Dhia, a bha ghnàth a' lionadh anma roimhe sin. Mu ghlaòdh Criosd 'na théinn, " Mo Dhia, mo Dhia, c' arson a thréig thu mi ?" Gu cinnteach ma ta, cha ruig sinne leas a bhi fo iongantas mar gu 'n tarladh ni neo-ghnàthaichte dhuinn.

*Freag.* 3. Nach fheud do ghiulan eas-umhal fo 'n t'slat, Dia a bhrosnachadh gu bhi folach a ghnùis uait ? Guidheam thoir an aire dha gu ceart, cha 'n 'eil ni sam bith ni 's coslaiche, na gur e so an t-aobhar mu bheil Dia 'ga chumail air ais uait. Nam b'urrainn thusa an cùpan sin a ghabhail le sàmhchair agus ciùineachd a thug t-Athar dhuit ri òl ? Gabhail ri smachdachadh do pheacaidhean ; 'sa ràdh, is maith focal an Tighearna, is e 'n Tighearna ta ann, deanadh e an ni is àill leis. Mhothaicheadh tu a chùis gu h-aithghearr air a h-athar-

rachadh maille riut; ach cha 'n 'eil an spiorad co'fhurtachaidh a' faotuinn taitneas no fois ann an uchd buaireasach agus mi-riaghailteach.

Mar so fhreagair mi na leithsgeulan is mò bh'air an toirt air an aghaidh air son neo-mheasarrachd ar bròin.

IV. Tha mi nis air teachd gus an ni ma dheireadh a shònruich mi, eadhon, meadhonan leighis, agus bacaidh air neo-mheasarrachd pheacach do bhròn air son bàs ar dàimhean gràdhach. Agus ged chaidh mòran a ràdh a cheana gu bhi comhairleachadh an aghaidh a pheacaidh so; agus ged a leudaich mi cheana thar na rùnaich mi an toiseach, gidheadh bheir mi fathasd beagan cobhar agus cuideachaidh, chum a bhi slànachadh an eucail so, le bhi toirt nan riaghailtean a leanas.

*Riaghailt* 1. Mur àill leat a bhi bròn gu h-anameasarra airson càll sòlasan a thaobh chréutairean, an sin bi air t-fhaicill nach suidhich thu tuille 'sa chòir do d' thlachd agus do d' ghaol gu neo-mheasarra orra am feadh a tha thu 'gan sealbhachadh.

Tha gràdh laidir a' deanamh bròn làidir, mar is àirde an làn-mara 's ann is isle an traoghadh. A réir an tomhais do thoil-inntinn a bhios againn anns an t-sealbh, is ann mar sin a bhitheas ar bròn 'n uair a chailleas sinn na nithe sin. Tha 'n t-Abstol a' ceangal an dà shubhailc sin, stuaim agus foighidin ri cheile, anns an àithne, 2 Pead. i. 6. Agus tha e ri fhaicinn gle shònruichte, cia mar tha neo-mheasarrachd agus mi-fhoighidin gu neo-sgarail ceangailte ann am féin-fhiosrachadh, seadh, ann am féin-fhiosrachadh nan daoine is fearr. Tha thu léughadh, Gen. xxxvii. 3. "Cia mar bu docha le h-Israel Ioseph na mhic uile, chionn

gu 'm b'e mac a shean aois e, agus rinn e dha còta dh'iomadh dath."

B'e so aon ghraidh Iacoib, bha 'chridhe suidhichte gu ro-mhòr air, bha eadhon a bheatha ceangailte suas ann am beatha an òganaich. Nise, 'n uair a thugadh sgeul bàis a leinibh 'ga ionnsuidh, cia mar ghiulan se e? Faic rann 34 agus 35, "Agus réub Iacob eudach, agus chuir e eudach saic air a leasraidh, agus rinn e bròn airson a mhic rè mhòran làì. Agus dh'éirich a mhic uile agus a nigheanan uile suas a thoirt sòlas da, ach dhiult esan sòlas a ghabhail; agus thubhairt e, oir theid mi sios do 'n uaigh a chum mo mhic ri bròn. Mar so rinn athair caoidh air a shon."

An so, mar ann an gloine, tha toradh-gràdh ana-cuimseach do leanabh air a nochdadh. An so feudaidh tu fhaicinn ciod an obair a ni gràdh neo-mheasarra eadhon ann an cridhe air a naomhachadh.

O! air an aobhar sin biodh bhur stuaimeachd aithnichte do na h-uile dhaoine, ann 'ur 'n aoibhneas agus ann 'ur bròn mu nithe talmhaidh: oir gu gnàth-aichte tha 'n tomhas do 'n dara h-aon freagarach do 'n aon eile.

*Riaghailt* 2. Mur àill leat a bhi air do shlugadh suas le bròn air son càll do dhàimhean, bi riaghailteach agus cùramach ann a bhi cuir an gniomh do dhleasnas dhoibh am feadh a tha iad agad.

Bithidh e na lughdachadh òirdheirc air do bhròn air an son, 'n uair nach leatsa iad ni 's faide, do choguis a bhi toirt fianuis, gu 'n do shaothraich thu anns na h-uile nithe, ann a bhi cuir an gniomh do dhleasnas dha do luchd-dàimh am feadh a bha iad maille riut. Cha 'n e 'n trioblaid innte fein, ach an cionta leis am bheil sinn 'g ar dìteadh féin ann an àm trioblaid, a tha deanamh ar 'n eallach cho tròm. O ciod a ni eagalach

a bhi 'g amharc air ar caraid màrbh, am feadh a tha choguis 'g ar dìteadh agus 'g ar cronachadh air son ar dleasnais a dhearmad sinn, agus an leithid so, no an leithid sud do pheacaidhean a chuir sinn an gniomh? O 's beag is aithne dhuit ciod an sealladh uamhasach a ni na nithe so dheth coirp marbh do charaid dhuit.

Aig a leithid sin a dh' àm labhraidh a choguis mar 'eil i tur neo-mhothachail, air an aobhar sin, ma 's math leat gu bràth ullachadh air son dealachadh sòlasach aig a bhàs, no coinneachadh a rìs aig a bhreitheanas bi riaghailteach, seasmhach, agus cùramach, a' d' uile dhleasnasaibh do d' dhàimhean.

*Riaghailt* 3. Mur àill leat a bhi air do shlugadh suas le àmhghar air son càll do dhàimhean gràdhach, an sin pill ri Dia fo do thrioblaid, agus doirt a mach do dhoilgheas na uchd ann an ùrnuigh.

Bheir so lasachadh agus socair dha t'uile thrioblaidibh; gu ma beannuicht gu 'n robh Dia air son òrdugh na h-ùrnuigh; cia mòr a tha na naoimh uile 'na comain aig na h-uile àm, ach gu h-àraidh aig àmana deuchainn agus brisidh cridhe? Tha e 'na mheud-eiginn do shaorsainn, 'n uair is urrainn sinn ar trioblaidean a leigeal ris do bhean-phòsda, no do charaid dìleas; cia mò gu mòr 'n uair is ann an lathair Dia gràsmhor, glic, agus fìrinneach, a tha sinn ag cur ar gearan? Dh'innis mi dhuibh a cheana mu 'n duine naomh sin, neach 'n uair a chaill e aon ghin mic, a chaidh steach da sheomar, an sin dhoirt e mach anam gu saor do 'n Tighearn; agus 'n uair a thainig e sios a dh'ionnsuidh a chairdean, a bha 'ga fheitheamh gu h-iosal, chum co'fhurtachd a thoirt da, agus iad fo eagal cionnas a ghiùlaineadh e bhuille ud, thainig esan o dhleasnas le aghaidh shuilbhear, ag innseadh dhoibh, " Gu 'm biodh esan toileach mac adhlaiceadh na h-uile la (na 'm feudadh sin a bhith),

air chumha gu 'n sealbhaicheadh e a leithid do sholasan 's a shealbhaich anam anns an aon uair uaigneach ud."

Imich, a Chriosduidh, chum do Dhia, rach gu d'ghlùnaibh anns an la neulach agus dhorch; rach a leth-taobh o na h-uile creutair, a chum 's gu 'm bi lan shaorsinn agad maille ri Dia, agus an sin doirt a mach do chridhe 'na lathair, ann an aideachadh iomlan treibhdhireach air do pheacaibh o chridhe briste; meas thu féin toilltinneach air ifrinn, cho math is air an trioblaid so; firinnich Dia 'na bhuillibh is géura; guidh air anns an téinn so, a ghairdeanan siorruidh chuir fodhad; asluich gu 'n d'thugadh e aon sealladh gaoil, aon sùil ghrasmhor ort, a shoillseachadh do dhorchadas, agus a thoirt solas do d'spiorad trom. Abair maille ris an fhaidh Ieremiah, caib. xvii. 17, "Na bi a' d' uamhas domh, is tu mo dhìdean ann an là na h-airce." Agus feuch ciod an t-saorsainn a bheir a leithid sin a chaithe-beatha dhuitsa. Gu cinnteach ma tha do chridhe treibhdhireach anns a chleachdadh so, is urrainn duit a radh, maille ris an duine naomh sin, Salm xciv. 19. "Ann an lionmhorachd mo smuainte an taobh stigh dhiom, thug do cho'fhurtachdsa sòlas do m'anan."

*Riaghailt* 4. Na 'm b' aill leat càll do chàirdean gràdhach a ghiulan gu stuama, amhairc ni 's mò ri Dia ré uile àm na trioblaid, agus ni 's lugha ri dara aobhair na cùis.

"Bha mi am thosd, cha d' fhosgal mi mo bheul, a chionn gur tusa rinn e." Salm xxxix. 9. Gabh beachd air làimh an Tighearna, anns a chùis uile: agus sin,

*Air tùs*, Mar làmh àrd-uachdaranachd aig am bheil comas buntainn riutsa agus ri d' shòlasaibh a dh'easbhuidh do chead no t' aonta-sa, Iob xxxii. 13.

*San dara àite*, Mar làmh Athar a tha 'ga d'

smachdachadh ann an gràdh agus am fireantachd, Gnath. iii. 12. " Oir esan is toigh leis an Tighearna smachdaichidh se, mar a smachdaicheas athar am mac anns am bheil a thlachd." O ! nam biodh e 'n comas duit aon uair trioblaid fhaicinn mar shlat ann an làimh athar, a' teachd o 'ghaol, agus air a rùnachadh airson do mhath siorruidh-sa ; cia sàmhach a bhitheadh tu an sin ? Agus gu cinnteach mu tharruingeas i do chridhe ni 's faisge air Dia, agus ma chlaoidheas i e, ni 's mò do 'n t-saoghal dhiomhain so, is slat i ann an laimh a ghràidh shònruichte ; mu chriochnaicheas e ann do ghràdh-sa do Dhia, na cuir an teagamh nach ann o ghaol Dhé dhuit-sa a ta i teachd.

*'S an treas àite,* Mar làmh fhireannach agus cheart ; nach e t-amaideachd féin a choisinn so dhuit ? Seadh, tha'n Tighearna ceart anns na h-uile ni a thainig ort ; ciod sam bith ni a rinn e, gidheadh cha d' rinn e eaccart ort.

*'S an àite mu dheireadh,* Mar làmh chiùin agus thròcaireach, nach do smachdaich thusa mar thòill t-eaceartean. Thilg e ann an àmhghar thu, dh'fheudadh e gu ceart do thilgeadh ann an ifrinn : " Is ann do thròcairibh an Tighearna nach 'eil tha air do chaitheadh as. C'uim 'an dean duine beò gearan."

*Riaghailt.* 5. Na'm b'aill leat d' àmhghar a ghiulan gu stuama coimeas i ri amhgharaibh muinntir eile, agus cuiridh sin mòr shamhchar air do spioraid.

Cha'n 'eil aobhar agad a bhi 'g ràdh gu'n do bhuin an Tighearna gu géur riutsa, agus nach 'eil bròn sam bith cosmhuil ri do bhròn-sa : amhairc mu'n cuairt duit agus gabh beachd chothromach air an staid 's am bheil muinntir eile ; agus chì thu nach 'eil iad ni sam bith ni's so-iomchar. Bha aon leanabh màrbh agadsa, bha dithis màrbh aig Aaron le aon bhuille, bhasaich

clann Ioib uile le aon bhuille, agus iad sin gu leir le buille neo-mheadhonach o làimh Dhé. Bha cuid a phàrantan diadhaidh beò gu an clann fhaicinn a' basachadh 'nam peacaibh le làimh ceartais. Chunnaic dream eile iad beò gu bhi na'm masladh do Dhia, agus na'm briseadh cridhe dhoibh féin; agus mheasadh iad e na thròcair na'n d'éug iad o'n bhròinn, agus na'n d'thug iad suas an deò 'n uair thainig iad as a bholg, mar tha Iob a' labhairt. Ciod an truaighe anns am faca cuid a phàrantan an clann na'n luidhe? Dia 'gan cumail fa chomhar an sùilean' mar co lion bùill amhairc uamhasach do thruaighe; air dhoigh agus gu'n ghuidh iad gu dùrachdach air an Tighearn a làmhan fhuasgladh, agus an gearradh as, air do'n bhàs a bhi 'na'm beachd-san ni's so-iomchair na na gnà phiantan cràiteach sin leis am faca siad iad air an claoidh o là gu là. Oh! is beag is aithne dhuit ciod an cùpan searbh a fhuair muinntir eile ri òl? Gu cinnteach mu ni thu an coimeasachadh, feudaidh tu a ràdh, bhuin an Tighearna gu caomh agus gu gràsmhor rium.

*Riaghailt.* 6. Seachnaibh agus teichibh gu cùramach o gach ni a dh'fheudadh 'ur bròn ath-nuadhachadh, no 'ur mi-fhoighdinn a bhrosnachadh.

Na meudaichibh 'ur doilgheas le bhi 'g amharc air, no labhairt mu chuspairean muladach, agus saothraichibh gu bhi 'gan seachnadh, mar aobhairean air an toirt le nàmhad 'ur 'n anama gu bhi tarruing a mach truaillidheachd 'ur cridheachan.

Dh'innis mi dhuit roimhe, c'arson nach b'àill le Iacob an leanabh air an do bhàsaich Rachel, a bhi air a ghàirm a réir an ainme a thug a mhàthair air, Ben-oni, "Mac mo dhoilgheas," air eagal gu'm bhiodh e na aobhar ath-nuadhachaidh lathail air a thrioblaid

airson càll a mhna ghràdhaich; ach dh'ainmich esan e Beniamin.

Tha 'ur foighidinn mar spòng, no mar fhùdar; co fhad 's a chumas sibh na sradagan o thuiteam air, cha 'n 'eil cunnart; ach sibhse a ta 'giulan a leithid sin a ni cunnartach ullamh ann 'ur cridheachaibh féin, cha 'n urrainn sibh bhi ro chùramach 'ga chumail air ais. Deanaibh ri monmhorachd mar ni sibh ri smuaintibh toibheumach; smuainichibh air doigh eile, agus na d'thugaibh oilbheum.

*Riaghailt.* 7. Ann an là 'ur bròin air son 'ur càirdean, smuainichibh gu cudthromach gu bheil 'ur bàs féin a' tarruing faisg; agus nach 'eil ach astair bheag, agus ùine gle ghoirid eadar 'ur bàs-sa, agus bàs 'ur càirdean.

"Theid mise d'a ionnsuidh-san," 2 Sam. xii. 23. Gu cinnteach ni bhi smuaineachadh gu bheil 'ur bàs fein a' tarruing dlù mar an ceudna, lughdachadh mòr air bhur bròn air son nam màrbh a th' air dol romhaibh. Tha sinn ullamh gu bhi smuaineachadh gu bheil beatha fhada 's an t-saoghal, agus càll nan sòllasan sin o'n do gheall sinn uiread a cho'fhurtachd agus a thoilinntinn dhuinn féin ann ar beatha, na'n nithe do-ghiulainte. Ach na'n smuainicheadh sibhse ni bu tric air 'ur bàs féin, cha bhiodh sibh cho mòr air 'ur gluasad le am b s-san 'sa tha sibh. Na'm b'e 's gu'n amhraiceadh sibhse ni bu dùrachdaiche air bhur 'n uaighibh féin, b'urrainn sibh scalltuinn air uaigh 'ur caraid le ni bu mhò do stòladh inntinn.

Agus mar so chriochnaich mi na rùnaich mi o'n sgriobtuir so. Gu'n robh Athair nan tròcair, agus Dia na h-uile co'fhurtachd, dh'an gnothach araidh a bhi toirt sòlas dhoibhsan a th'air an tilgeadh sios, a' sgriobhadh uile 'fhirinnean air 'ur cridheachaibh, a

chum 's gu'm fan iad an sin, agus gu'n d'thoir iad 'ur aignidhean mi-riaghailteach-sa gus a chumadh sin is freagaraiche do thoil Dhé agus do'n aideachadh a tha sibh a deanamh do ùmhlachd agus do striochdadh d'a thoil-san.

A CHRIOCH.

